# ASSURANCE OF SALVATION.

# DEARBH-BHEACHD

AIR

# SLAINT.

AON DE'N AIREAMH THAGHTA DE LEABHRAICHEAN
DIADHADHAIDH AIR AN CUR AMACH LE
COMUNN NAN TRACHD ANN AN DUBLIN.

EDINBURGH:
MACLACHLAN AND STEWART,
64 SOUTH BRIDGE.

ASSURANCE OF SALVATION.

E. S. Murray

# DEARBH-BHEACHD

AIR

# SLÀINT.

AON DE'N AIREAMH THAGHTA DE LEABHRAICHEAN DIADHAIDH AIR AN CUR AMACH LE COMUNN NAN TRACHD ANN AN DUBLIN.

EDINBURGH:
MACLACHLAN AND STEWART,
64 South Bridge.

# DEARBH-BHEACHD AIR SLÀINT.

Is fìor luachmhor *dearbh-bheachd* air slàint do'n anam. Is ni so a ta cho luachmhor, soilleir, féumail ann-féin, ionnus gu'n saoileamaid nach bitheadh aobhar idir air aon fhocal a ràdh chum a luachmhorachd a dhearbhadh, no idir a sparradh air neach sam-bith, gidheadh nach iomadh neach a dh-fhaodas an leabhran so a léughadh, aig nach 'eil an *dearbh-bheachd* so fathast. Is ānn ris a' mhuinntir a ta anns an staid bhochd sin a b'àill leam labhairt gu soilleir, dìleas, dìreach, teànn anis.

Agus anis, matà, a léughadair ionmhuinn, smuainich gu cùramach mar bhuineas a' cheirt so do shlàint agus do shìth d'anama. Tha thu nis a' creidsinn gu'm bheil Dia ānn; gur è am Bìobull focal Dhé; gu'n tig am bàs agus an déigh sin breitheanas, agus theirinn gu'm bheil thus' ag ìarraidh a bhi air d' ullachadh a chum seasamh saor air deas làimh Dhé air an là mhòr: a dh'aon fhocal, faodaidh gur aon thusa de'n àireamh lìonmhoir sin a ta nis ag aontachadh le uile fhìrinnibh an t-soisgeil, agus a tha gu tric fo chùram mu nithibh mòra na sìorruidheachd gun smuaineachadh riamh fathast air a' cheist mhòir agus shìorruidh so, eadhon *dearbh-bheachd* no

*cìnnteas* air slàint d'anama féin, a làn-shocrachadh eadar thu-féin agus Dia. Is è do dhòchas air uairibh gur Criosduidh thu, agus air uairibh eile bithidh eagal ort nach eadh. Ach ma dh-fhaighnichear dhìot anis, no air àm eile, Am *bheil fios* agad gur fìor Chriosduidh thu? An urrainn thus' a ràdh le fìrinn gur eadh? An urrainn thu ràdh gun bhréig, Tha *dearbh-bheachd* agam air slàint m'anama? no am féumadh do chridhe aideachadh nach d'fheuch thusa riamh fathast gu beò-dhùrachdach ris a' cheist so a shocrachadh eadar thu-féin agus Dia? Thoireadh anis coguis gach aoin, a léughas na briathran so, breth co dhiubh a tha, no nach 'eil ìad ag ìnnseadh staid a chridhe.

Agus ciamar is urrainn thus' a bhi beò gun fhios cìnnteach agad air a' chuis luachmhoir so? Na'm b'ain-diadhach thu ann do smuaintibh, a' deanamh tàire mar tha, mo chreach! mòran a' deanamh, araon air ainm Chriosd, agus air ùghdarras Dhé—a' deanamh fala-dhà de'n pheacadh, agus ri fanaid air gach guth a chluinneas tu mu'n t-sìorruidheachd—ged bu bhrònach, truagh do chor mar sin, cha b'iongantach idir è. Mur bitheadh tu 'creidsinn idir ann an Dia, cha b'iongantach ged bhitheadh tu toilichte gun *dearbh-bheachd* agad air fàbhar Dhé. Mur bitheadh sùil idir agad ri sonas an déigh do bhàis, cha b'iongantach idir ged nach cuireadh tu mòr dhrăgh ort-féin an diugh, a chum thu-féin ullachadh air a shon. Ach mur ain-diadhach, no mì-chreideach thu, am bheil thu coma do nithibh sìorruidh? am bheil d'ìnntinn gu léir air a lìonadh suas le nithibh aimsireil—air a toirt gu làn do thoil-inntinn na beatha so, gun smuaineachadh idir air d'anam,

agus air sìorruidheachd, agus air Dia, agus air Criosd, agus air breitheanas ri teachd—gu dearbh bu mhòr an t-aobhar bròin do dhoille agus d'amaideas mar sin, ach cha b'iongantach idir thus a bhi beò gu toilichte gu'n *fhios* idir agad mu nithibh do nach 'eil spéis no sùim air-bith agad. Ach ma tha thus' a' creidsinn anns na nithibh sin, no ag aideachadh a bhi 'creidsinn ànnta, no fo chùram mu do shonas sìorruidh; agus thu air uairibh mar gu'm bitheadh tu gu dùrachdach ag ìarraidh slàinte; agus tusa fathast beò o sheachduin gu seachduin, o mhios gu mios, agus o bhliadhna gu bliadhna ann an cor cho neo-chìnnteach mu thimchioll do shlàinte—is neònach—iongantach—uamhasach an nì è—gu dearbh!

Cha b'àill leat idir fantuinn neo-chìnnteach mu nithibh luachmhor eile. Is maith is aithne dhuit ciod è sin seasamh ri taobh leapa anns am bi do charaid gràdhach a' fulang fo thinneas; abair pàrant,—do phiuthair, no do bhean—do mhac, no do nighean, 'us tus' a'feitheamh le imcheist agus fo phìanadh cridhe ri barail an dochdadair mu thimchioll do charaid—a' bharail leis am bi do mhisneachd air a beothachadh suas, no do dhòchas air a ghearradh sìos—d'eagal air a mheudachadh, no air a sgapadh air falbh. Am b'àill leat a bhi fad ùine neo-chìnnteach mu chùid mar sin? Am bitheadh sin socrach leat? Cò nach fhac an imcheist mhòr agus am mi-fhoighidin leis am feithear amhàin le luchd-coimhid ann an cùirt-cheartais ris a' bhìnn a bheirear amach leis a' bhreitheamh, 'nuair nach 'eil fios co dhiubh is è bìnn beatha no bàis a bheirear air a' chiontach? Agus ma bhitheas eagal cho trōm

sin orra-san nach 'eil ach 'n an luchd-coimhid amhàin, smuainich air pìan a' phriosanaich féin, agus arist air pìan a chàirdean, agus ìad a' crith 'n an cridheachan, agus ìad mar gu'm b'eadh a' léughadh bìnn a' phriosanaich ann an gnùis a' bhreitheimh, mu'm bi ì air a toirt amach! Ach ged is drùighteach sealladh mar sin, is beag è ('mach o cheangal ri staid shìorruidh a' chiontaich) ann an coimeas ris a' cheist so, eadhon slàint shìorruidh do d'anam. O na'n creideadh tusa da rìreadh gu'm bheil Dia ānn, gu'm bheil nèamh, ifrinn, agus Slànuighear ānn, ciamar a b'urrainn sìth a bhi agad gus am biodh fios cìnnteach agad gur è an Slànuighear sin do Shlànuighear-sa—gu'm bh eil thu air do shaoradh o ifrinn, agus gur è n'amh d'àit còmhnuidh agus d'aoibhneas sìorruidh. Is iongantach gu'm b'urrainn thu biadh itheadh, no laidhe air do leabaidh, no obair sam-bith eile 'dheanamh gus am bi ceist mhòr so na sìorruidheachd air a socrachadh leat.

Cuimhnich, mo léughadair ionmhuinn, gu'm bheil thu air a' cheart mhionaid so, an dara cuid fo thlachd, no fo fheirg Dhé, agus gu'm bheil thu gun teagamh air-bith an dara cuid a' greasad air d'aghaidh gu nèamh no gu ifrinn. Am bheil thusa, matà neo-chìnnteach cò an t-sligh air am bheil thu nis a' gluasad? Am bheil thu fathast gun fhios agad, co dhiubh is ānn air an t-sligh ghlain sin a tha gu dìreach a' treòrachadh gu nèamh, no air an t-sligh dhorch sin a tha gu lùbach a' treòrachadh gu ifrinn, a tha thu nis ag imeach? ma tha thu neo-chìnnteach cò an céum air am bheil thu, cuimhnich cha n-atharraich do neo-chìnnteas a' chùis idir. Gabhaidh tu do

thurus ann an carbad air rathad-iaruinn 'nuair a dh-fhàgas è am baile-mòr. Ach mu'n téid thu fad air d'aghaidh air an t-sligh, faighnichidh aon de do cho-luchd-turuis dhìot càit am bheil thu 'dol? "Cha n-'eil mì ro chìnnteach," their thu ris, "ach tha mi 'an dòchas gu'm bheil mì air an sligh gu Dun-Eidin." "Gu Dun-Eidin, a dhuine? Is ānn a tha thu dìreach air an rathad gu Soutampton!" "Tha mì 'an dòchas nach ānn," their thu; "ach bha teagamh agam air a' chùis; cha robh mì làn chìnnteach ach fathast, is è mò dhòchas gu'n ruig mì Dun-Eidin." "A dhuine," arsa do chōmpanach, "cha ruig, cha ruig, tha do chùlaobh ris a' bhaile sin, agus gach mìle théid thu air d'aghaidh, tha thu mile na's fhaide air falbh o Dhun-Eidin, agus mìle na's fhaisg' air Soutampton. Gabh comhairle, agus leum amach ás a' charbad aig a' cheud àit-seasaimh a ruigeas è." Ach, mo léughadair, is maith is aithne dhuit-sa an rathad a ghabhail na's feàrr na sid, 'an àm dhuit a bhi 'dol air astar. Is maith is aithne dhuit, ma bhitheas tu neo-chìnnteach cò an rathad air am bheil thu 'dol, nach atharraich sin firinn na cùis' idir; agus air an aobhar sin, ni thu thu-féin cìnnteach mu'n t-sligh, mu'm falbh. Ach do thaobh na ceiste mòire so, BEATHA SHIORRUIDH, no BAS SIORRUIDH, ceadaichidh tu dhuit-féin fantuinn neo-chìnnteach. Ach cuimhnich gu'm bheil thu nis a' greasad le luathas a's mò na luathas an rathaid-iarruinn, gu sonas sìorruidh, no gu dòruinn shìorruidh. Co aca sligh dhiubh sin air am bheil thu?. "Cha n-'eil mì ro chìnnteach," their thu, Mur 'eil, faodaidh tus' a bhi nis gun fhios agad, air an t-sligh gu sgrios shìorruidh. "Is è mo

dhòchas nach 'eil," their thu. Ach cha n-atharraich an dòchas lòm sin a' chùis—tha ì fathast mar bha ì roimhe, fhad 's a bhitheas tusa neochìnnteach. Ma tha thu nis air an rathad gu sgrios, is mealltach do dhòchas, agus tha thusa air do mhealladh air d'aghaidh leis, ach cuimhnich cha n-urrainn an dòchas dorcha sin a th'agad-sa sligh sgriosail a thionndaidh gu sligh na beatha dhuit. Cha n-urrainn è, is è nach urrainn. Agus ma tha thu nis air sligh na saorsa fo dhearbhbheachd air do theàrnadh, agus air do thurus a dh-ionnsuidh a' bhaile nèamhaidh, nach è gu mòr a's feàrr, a chum do shìth agus d'astar a chur air aghaidh, làn fhios cìnnteach a bhi agad air sin.

Ma tha do choguis air a dùsgadh gu ceart, ma tha thu an làthair Dhé, a' faicinn meud agus truimeid a' chionta agus an dìtidh a ta ceangailte riut do thaobh do nàduir agus do chleachdaidh; seadh ma tha ceart mhothachadh agad air na nithibh sin, cha n-urrainn sìth a bhi aig d'anam a dh-eashuidh *dearbh-bheachd.* Faodaidh nach fhaigh thu *dearbh-bheachd* air bāll, no cho luath 's a dh-ìarras tu è, ach is beag, bochd do shìth gus am faigh thu è. Is coigreach do shìth thu, oir cha b'aithne dhuit sìth riamh, gus am bi a' cheist so air a socrachadh. Ho! b'fheàrr gu'm mothaicheadh sluagh plàigh a' pheacaidh, truimead cionta agus dìtidh; na'n deanadh ìad sin, cha bu leòr leo idir an t-iompachadh faoin, falamh, goirid leis am bheil mòran toilichte gu tric air an là an diugh,—ìompachadh a's tric a sheargas ás, ach beag cho luath 's a thig è.

Ach, a léughadair, guidheam ort anis, na gabh fois gu bràth gus am faigh thu *dearbh-bheachd*

*air slàint.* Mur ìnnseadh Dia dhuit gu soilleir gu'm faod thu am beannachd so 'fhaotuinn maille ri beannachdan eile an t-soisgeil, bu ni eile sin. Ach is gnothach ro chudthromach do shlàint shìorruidh gu 'fàgail an crochadh air barail, no air "ma dhaoite." Na gabh fois idir geda b'urrainn thu ràdh, "Tha mì 'an dòchas gu'm bi mì air mo theàrnadh," no "tha mì ag earbsa gu'm bheil mì air an t-sligh gu nèamh." An dara cuid *tha ar peacaidhean air am maitheadh dhuinn*, no *cha n-'eil.* An dara cuid, is sinne "*clànn Dhé tre chreidimh ann an Criosd,*" no *is* "clānn feirge sinn eadhon mar chàch." Faodaidh tusa, ma's àill leat, ìnnseadh le cìnnteas cò an staid dhiubh sin anns am bheil thu-féin. Ho ! matà, na gabh fois gus am bi thu làn chìnnteach. Na'n robh do thigh a' losgadh seachad, agus tusa neo-chìnnteach an gabhadh an lasair casgadh, nach bu bheag d'fhois gus am bitheadh tu làn chìnnteach gu'n robh do thigh air an làimh shàbhailt. Na'n d'fhuair thu litir leis a' phost a dh'fhàgadh neo-chìnnteach thu gus an tigeadh an ath phost, nach do chaill thu do chuid uile de'n t-saoghal, agus gu'n robh thu féin, do bhean 'us do chlānn ann an cunnart a bhi air bhur fàgail mar bhaigearan truagh, nach bu bheag d'fhois air an àm sin ? Na'n cluinneadh tu gu'n do bhuail long, anns an robh caraid dìleas dhuit, air creig agus gu'n do chailleadh a' chuid a's mò de na bha air bòrd, ach gu'n robh beagan air an teàrnadh, gun fhios agad an robh do charaid féin air a theàrnadh, nach bu mhòr d'imcheist agus do mhi-fhois gus an cluinneadh tu le cìnnteas an robh do charaid beò no marbh ? Gu cìnnteach dh-fhaodadh Criosduidh a

bhi air a chumail ann an sìth, eadhon ann an staid mar sin, no ann an staid na's cruaidhe. Ach is ānn le eòlas air a Shlànuighear agus air a Dhia a gheibheadh è an t-sìth neartachaidh sin. Ach ciod is fhìach na nithe sin ann an coimeas ris a' cheist mhòir so mu'm bheil thusa fathast neo-chìnnteach? Ma sheallas tu suas ri Dia, agus thu gun fhios agad an è d'Athair è ann an Criosd :—ma sheallas tu suas gu nèamh, agus thu gun fhios agad am bheil oighreachd dhuit an sin; —ma sheallas tu sìos gu ifrinn, fiosrach gu'n robh thu toilltinneach oirre agus buailteach dhì, agus thu gun fhios agad am bheil thu air do shaoradh o'n fheirg ri teachd! Agus ma smuainicheas tu cho neo-chìnnteach 's a tha do bheatha ghoirid air thalamh, agus air cho cìnnteach 's a tha là teachd Chriosd ann an cumhachd agus ann an glòir, nach fhada gus an tig è co aca 'bhitheas tusa beò gu 'theachd 'fhaicinn no nach bi! Seadh 'nuair a smuainicheas tu air sin, agus thu gun fhios agad na'n tigeadh Criosd an diugh an ānn a chum thus' a ghabhail d'a ionnsuidh féin, no chum peanas a dheanamh ort le sgrios shìorruidh 'g a d'fhuadach air falbh uaith-féin, agus o ghlòir a chumhachd! Ma laidheas tu sìos air an oidhche, agus thu gun fhios agad nach fosgail thu do shùilean ann an sgrios na h-ifrinn! cionnus is urrainn fois a bhi agad, fhad 's a bhitheas na ceistean sin air am fàgail gun socrachadh leat? Gu'n deònaicheadh Dia, ìad drùigheadh éifeachdach a dheanamh air do choguis, chum nach gabh thusa fois aon mhionaid tuilleadh gus am bi làn fhios cìnnteach agad gu'n " deachaidh tu thairis

o bhàs gu beatha"—seadh fios gu'm bi thu air do theàrnadh gu sìorruidh.

I.—Gheibhear air an àm so mòr theagamh, no mòr neo-chìnnteas air a' chùis so ameasg Chriosduidhean—tha so air sgaoileadh gu farsuinn ameasg sluaigh—Criosduidhean neo-chìnnteach am fìor Criosduidhean ìad no nach eadh. Ach is è teagasg an Tiomnaidh Nuaidh—teagasg an t-Soisgeil—gu'm faod Criosduidhean fios cìnnteach a bhi aca, agus gur còir dhoibh fios cìnnteach ìarraidh, am fìor Chriosduidhean ìad no nach eadh. Is còir fios cìnnteach, agus faodaidh fios cìnnteach a bhi aig gach Criosduidh am bheil, no nach 'eile è ann an Criosd. Is ānn a chum Chriosduidhean a tha Litrichean nan Abstol air an sgrìobhadh, agus a chum muinntir aig an robh fios gu'm bu Chriosduidhean ìad—muinntir aig an robh mar sin fios gu'n robh ìad air an teàrnadh. Tha uile theagasg nan Litrichean sin a' treòrachadh a chum *dearbh-bheachd air slàint* a thabhairt do Chriosduidhean, agus a chum an làn dhaingneachadh anns an *dearbh-bheachd* sin. Anns gach comhairle no earail a ta air a toirt do Chriosduidhean anns an Litrichibh nan Abstol, ghheibhear ìad air an aideachadh mar Chriosduidhean, no mar mhuinntir aig an robh fios gu'm bu Chriosduidhean ìadféin. Is ānn air sin a tha gach togradh a chum am beatha 'chaitheamh gu diadhaidh air a stéidheachadh. Tha dhà no tri earrainnean anns na Litrichibh, a dh-fhaodas cuid a thogail mar dhearbhadh nach robh fios cìnnteach aig na ceud Chriosduidhean gu'n robh ìad air an teàrnadh, ach an uair a rànnsaichear na h-earrainnean sin ann an cocheangal ris a' cho-theagasg, tha iad a' dearbhadh

gu'n robh *dearbh-bheachd air slàint* aig na ceud Chriosduidhean. A dh-easbhuidh an dearbh-bheachd so cha n-urrainn sìth, no cumhachd thairis air a' pheacadh, no neart gu Dia a ghlòrachadh, no aoibhneas ann an sùil ri teachd Chriosd, a bhi aig anam air-bith.

Cho luath 's a ghairm ar Slànuighear beannaichte àireamh dheisciobul m'a thimchioll féin, daoine 'bha air an teagasg le Dia an t-Athair a chum Criosd, Mac an Dé bheò, aithneachadh agus aideachadh, thòisich è ri focail soluis, aoibhneis agus sòlais a labhairt ris na deisciobuil sin anns na briathraibh so ag ràdh, "Na bitheadh eagal ort, a threud bhig; oir is è deadh thoil bhur n-Athar an rìoghachd a thoirt duibh." *Lùc.* 12. 32. "Na deanaibh gàirdeachas airson gu'm bheil na spioraid fo bhur smachd; ach deanaibh gàirdeachas airson gu'm beil bhur *n-ainmean sgrìobhta anns na* nèamhan." *Eòin* 10. 20. "Gu deimhin, deimhin tha mi ag ràdh ribh, An ti a dh'éisdeas ri m' fhocal-sa, agus a tha 'creidsinn anns an ti a chuir uaith mi, *tha a' bheatha mhaireannach aige agus cha tig e chum dìtidh*; ach chaidh e thairis o bhàs gu beatha." *Eòin* 5. 24. "Tha mo chaoraich-sa ag éisdeachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh iad, agus leanaidh iad mi: agus bheir mi a' bheatha mhaireannach dhoibh; agus cha sgriosar iad am feasd, ni mò a spìonas neach air-bith ás mo làimh iad." *Eòin* 10. 27, 28. Nach fios cìnnteach sin? Agus arìst an déigh aiseirigh Chriosd gheibhear è ag ainmeachadh a shluaigh mar a chuideachd féin, ag ràdh, "Ach imich chum mo bhràithrean, agus abair riu, Tha mise 'dol suas chum m'Athar féin agus bhur n-Athar-se, agus chum mo Dhé

féin agus bhur Dé-se." *Eòin* 20. 17. Am b'urrainn ìadsan, a fhuair an teachdaireachd sin, aon teagamh a bhi aca do thaobh an slàinte? Bha na briathran sin air an labhairt riu, mar a bhràithrean, leis an t-Slànuighear an déigh dhà éirigh o na mairbh, a' teagasg dhoibh gu'm b'è 'Athar féin an Athair-san—a Dhia-san an Dia-san—ciamar, matà, 'b'urrainn teagamh idir a bhi aca?

Tha Litrichean nan abstol Air an sgrìobhadh a chum na muinntir sin a bha 'n an Criosduidhean agus aig an robh fios gu'm bu Chriosduidhean ìad. A' cheud Litir air a sgrìobhadh "Chum nan uile a tha 's an Ròimh, air an gràdhachadh le Dia, air an gairm gu bhi 'n an naoimh." *Ròm.* 1. 7. Cò nis a b'urrainn an Litir so a ghabhail mar tha ì air a sgrìobhadh d'an ionnsuidh an so? Cò ach ìadsan a bha fiosrach gu'n robh ìad air an gairm mar so le Iosa Criosd, agus air an gràdhachadh le Dia. Air an dòigh chéudna gheibhear a' cheud Litir chum nan Corintianach air a sgrìobhadh "chum eaglais Dhé, a tha ann an Corintus, chum an dream a tha air an naomhachadh ann an Iosa Criosd, air an gairm gu bhi 'n an naoimh." 1 *Cor.* 1. 2. Tha an dara Litir chum nan Corintianach air a sgrìobhadh "chum eaglais Dhé, a tha ann an Corintus, maille ris na h-uile naoimh a tha ann an Achaia uile." 2 *Cor.* 1. 1. Gu cìnnteach bha sluagh ann an Corintus aig an robh fios gu'm b'ìad "eaglais Dhé" 's an àit sin, no gu'n robh ìad air an àireamh ameasg nan "uile naomh ann an Achaia uile." Ach cha ruigear a leas tuilleadh a ràdh air gach cùis fa-leth dhiubh sin. Tha'n Litir chum nan Ephésianach air a sgrìobhadh a dh-ionnsuidh "nan naomh a ta ann

an Ephesus, agus nan creidmheach ann an Iosa Criosd." *Eph.* 1. 1. Tha'n Litir chum nam Philipianach a dh-ionnsuidh "nan naomh uile ann an Iosa Criosd, a tha ann am Philipi." An Litir chum nan Colosianach a dh-ionnsuidh "nan naomh agus nam bràthair dìleas ann an Iosa Criosd, a tha ann an Colose." An Litir chum nan Tesalonianach, a dh-ionnsuidh "eaglais nan Tesalonianach, a tha ann an Dia an t-Athair, agus anns an Tighearn Iosa Criosd." Sin na briathran anns am beilear a' labhairt ris na naoimh ann an Tesalonica. Chithear gu soilleir o gach fàilteachadh dhiubh sin gu'm bheilear ag aideachadh nan Criosduidhean ud mar mhuinntir aig am bheil fios gur ann d'an ìonnsuidh féin a thatar a' sgrìobhadh; agus tha na h-ainmean, leis am beilear a' labhairt riu, a' dearbhadh gu'n robh fios aca gu'm bu Chriosduidhean ìad-féin.

Ach cha n-ānn amhàin ann an toiseach nan Litrichean a gheibhear a' mhuinntir, gus an robh ìad air an sgrìobhadh, air an comharrachadh amach mar Chriosduidhean. Gheibhear an t-ainm mòr sin air a thoirt doibh eadar dà cheànn gach Litreach, agus mar sin a' dearbhadh gu soilleir gu'n robh *dearbh-bheachd air slàint*, araon aca-san a sgrìobh na Litrichean, agus aca-san a chum an robh ìad air an sgrìobhadh. Tha sin soilleir o na briathran a leanas :—" Uime sin air dhuinne '*bhi air ar fireanachadh* tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia, tre ar Tighearn Iosa Criosd." *Ròm.* 5. 1. " Air an aobhar sin cha n-'eil a nis dìteadh sam bith do'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd. Tha an Spiorad féin a' deanamh fianuis maille r'ar spiorad-ne, gur sinn clann Dhé." *Ròm.* 8

1, 16. Tha na briathran so air an toirt o aon Litir; ach is beag sin de na gheibhear cosmhuil riu anns an Litir sin. Faiceamaid anis ciod a thatar ag ràdh ann an Litir eile, "A nis fhuair sinne cha-n e spiorad an t-saoghail, ach an Spiorad a tha o Dhia; chum gu'm bitheadh aithne againn air na nithibh sin a thugadh dhuinn gu saor o Dhia." 1 *Cor*. 2. 12. "An e nach 'eil fhios agaibh gur e bhur corp teampull an Spioraid naoimh a tha annaibh, a tha agaibh o Dhia, agus cha leibh féin sibh." 1 *Cor*. 6. 19. Ciod anis bu chìall do na briathraibh sin, no carson a bha ìad air an sgrìobhadh leis an Abstol, mur robh è fo bheachd gu'n robh fios aig a' mhuinntir, gus an robh è a' sgrìobhadh, gu'm b'ìad mar tha e-féin ag ràdh, teampull an Spioraid Naoimh? gu'm buineadh ìad do Chriosd, agus nach bu leo-féin ìad? Agus "A nis an ti a dhaingnicheas sinne maille ribh-se ann an Criosd, agus a dh'ùng sinn, is e Dia: neach mar an ceudna a chuir seula oirnne, agus a thug dhuinn geall-daingnich an Spioraid ann ar cridheachaibh." 2 *Cor*. 1, 21, 22. Sluagh air an daingneachadh le Dia ann an Criosd; air an ùngadh leis an ùngadh sin a theagaisgeas na h-uile nithe: (Faic 1 Eòin 2. 27.) agus an lorg sin a bhi gu cìnnteach air an séulachadh, no sinn air ar comharrachadh mar mhuinntir air an gabhail le Dia mar a chuid féin; agus an Spiorad aca cha n-ānn amhàin mar ùngadh agus mar shéula, ach fòs mar gheall-daingnich—mar roimh-bhlăs anis air an aoibhneas shìorruidh ri teachd—cionnus a b'urrainn sin uile 'bhi aig muinntir gun dearbh-bheachd air slàint? "Oir tha fios againn, na'n sgaoilteadh o chéile ar tigh

talmhaidh a' phàilliuin so, gu bheil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le làmhan, sìorruidh anns na neàmhan." 2 *Cor* 5. 1. Anis, a léughadair, nach *dearbh-bheachd* sin? Am b'urrainn dearbh-bheachd na's soilleire, no na's cìnntiche na sin a bhi air 'ainmeachadh? Cha n-ionann sin idir 's an teagamh agus na smuaintean agus a' chainnt neo-chìnnteach a gheibhear gu ro thric aig sluagh an là an diugh air a' chùis so. Cha n-'eilear ag ràdh idir an so, mar chluinnear mòran ag ràdh an diugh, "Tha m' earbsa gu'm bi mì ceart mu dheireadh;" "cha n-'eil mì gun dòchas idir." Ach cha n-ānn mar sin a gheibhear an t-Abstol a' labhairt; cha n-'eil è idir ag ràdh "nach 'eil è cìnnteach"—cha n-'eil eagal air gur dànadas dhà labhairt air a' chùis le cìnnteas. Is è nach 'eil idir, idir; ach "Tha FIOS againn gu bheil AGAINN aitreabh o Dhia," sin anis a bhriathran soilleir air an labhairt gun eagal, gun teagamh, gun imcheist.

Gheibhear làn dearbh-bheachd anns na briathraibh a leanas o Litrichibh eile:—"Agus do bhrìgh gur mic sibh, chuir Dia Spiorad a mhic féin ann bhur cridheachaibh, ag éigheach, Abba, Athair." *Gal.* 4. 6. Agus arìst, "Anns an do chuir sibhse mar an ceudna (sin ri ràdh ann an Criosd) dòchas, an déigh dhuibh creidsinn ànn, chuireadh seula oirbh le Spiorad naomh sin a' gheallaidh, neach a's e geall-daingnich ar n-oighreachd-ne." *Eph.* 1. 13, 14. Is dearbhadh soilleir na briathran sin gu'n robh dearbh-bheachd air slàint aig a' mhuinntir gus an robh ìad air an sgrìobhadh. Ach bheirear tuilleadh dearbhaidh o'n Litir chum nan Ephésianach, an déigh so.

Ann an sgrìobhadh a dh-ionnsuidh nan naomh ann an Colose, tha'n t-Abstol a' labhairt air a shon féin agus air an son-san mu "thabhairt buidheachais do'n Athair, a rinn sinne iomchuidh chum a bhi 'n ar luchd comh-pàirt a dh'oighreachd nan naomh 's an t-solus : a *shaor sinn* o chumhachd an dorchadais, agus a *dh'atharraich* sinn chum rìoghachd Mic a ghràidh-san : anns am *bheil againn saorsa* tre 'fhuil-san, eadhon maitheanas nam peacadh." *Col.* 1. 12-14. An so cha n-'eil ag, no teagamh air-bith. An so cha n-'eil beachd neo-chìnnteach ; ach dearbh-bheachd cho soilleir agus cho làn 's a b'urrainnear ainmeachadh. Sinn air ar deanamh iomchuidh—air ar saoradh—air ar n-atharrachadh—anns am *bheil* againn saorsa tre 'fhuil-san ! A chìnnteis shona, bheannaichte ! Gu'm b' ann a bhitheas an dearbh-bheachd so air a dheanamh soilleir araon do chridhe an neach a sgrìobh, agus do chridhe gach aoin a léughas an leabhran so !

So anis dearbhadh soilleir, dìreach eile, "Eadhon Iosa a shaor sinne o'n fheirg a tha ri teachd." 1 *Tes.* 1. 10. "Oir cha d'òrduich Dia sinn chum feirge, ach chum slàint 'fhaotuinn tre ar Tighearn Iosa Criosd." 1 *Tes.* 5. 9. Agus arìst, "Do bhrìgh gu'n do thagh Dia sibh o thùs chum slàinte, tre naomhachadh an Spioraid, agus creidsinn na fìrinn." 2 *Tes.* 2. 13. Agus an déigh sin, "A nis gu'n tugadh ar Tighearn Iosa Criosd e-féin, agus Dia, eadhon ar n-Athair-ne, a ghràdhaich sinn, agus a thug dhuinn solas sìorruidh, agus dòchas maith tre ghràs, comhfhurtachd do 'ur cridhe-sa, &c. 2 *Tes.* 2. 16.

Sin anis mar gheibhear an t-Abstol a' labhairt

uime-féin agus mu thimchioll nan creidmheach ann an Tesalonica, ag ìnnseadh gu'n do shaor Iosa ìad o'n fheirg a tha ri teachd, nach robh ìad air an òrduchadh chum feirge, ach a chum slàint 'fhaotuinn, gu'n robh ìad air an taghadh le Dia o thùs chum slàinte, gu'n robh ìad air an gràdhachadh le Dia an t-Athair, agus leis an Tighearn Iosa Criosd a thug dhoibh sòlas sìorruidh, agus dòchas maith tre ghràs. Am bheil am faileas a's lugha de theagamh air 'ainmeachadh an sin, no ni sam-bith cosmhuil ris na teagamhan agus na h-eagalan suarach gun chrìch, a chluinnear cho tric ameasg Chriosduidhean air an là an diugh, agus a tha, mo chreach ! air am meas agus air an caidreachadh le ro mhòran, mar dhearbhadh air irioslachd, agus mar dheadh chomharradh air obair nan gràs anns an anam ?

Ann an rànnsachadh nan Litrichean gheibhear Pòl a' labhairt le muinighin mu Thimoteus mar "'fhìor mhac anns a' chreidimh :" agus cha n-fhaighear teagamh, no neo-chìnnteas air-bith ann am briathraibh Phòil, an uair a tha è 'labhairt air 'ìompachadh féin. Tha è gu dìreach ag ràdh gu'mr e-féin "an ceud-fhear de pheacaich," ach tha è ag ràdh bāll dìreach an déigh sin, "Gidheadh, air a shon so fhuair mi tròcair, chum gu'm foillsicheadh Criosd annam-sa air tùs, an uile fhad-fhulangas, mar shaimpleir dhoibh-san a chreideadh ann, an déigh so, chum na beatha maireannaich." 1 *Tim.* 1. 15, 16. Ann an comhairleachadh agus ann am misneachadh Thimoteuis, tha Pòl ag ràdh ris, "Bitheadh do chuid agad a dh'àmhghar an t-soisgeil, a réir cumhachd Dhé ; a shaor sinne agus a ghairm

sinn le gairm naomh." 2 *Tim.* 1. 8, 9. Seadh A SHAOR SINNE. Sin anis an *dearbh-bheachd* anns an do sheas an t-Abstol Pòl, agus ghabh è ri Timoteus mar aon aig an robh an *dearbh-bheachd* céudna. Agus tha Pòl a' labhairt ri Tìtus leis a' mhuinighin chéudna, ag ràdh "Cha'n ann o oibribh fìreantachd a rinn sinne, ach a réir a thròcair féin shaor e sinn, tre ionnlad na h-ath-ghineamhuinn, agus ath-nuadhachadh an Spioraid naoimh : a dhòirt e oirnne gu saoibhir, tre Iosa Criosd ar Slànuighear; chum air dhuinn bhi air ar fìreanach adh tre a ghrà-san gu'm bitheamaid air ar deanamh 'n ar n-oighreachaibh a réir dòchais na beatha maireannaich." *Tìt.* 3. 5-7.

Seallamaid anis ann an sgrìobhadh an Abstoil Pheadair, agus gheibh sinn an fhianuis chéudna an sin. Ann an toiseach ceud Litir Pheadair gheibhear è a' labhairt le mòr thàingealachd agus le mòr aoibhneas, ionnus gu'm bheil è làn shoilleir gu'n robh *dearbh-bheachd* làidir, làn air slàint araon aige-féin agus aig a' mhuinntir gus an robh a Litir air a sgrìobhadh. Mar so tha e ag ràdh. "Gu ma beannaichte gu robh Dia agus Athair ar Tighearna Iosa Criosd, neach a réir a mhòr-thròcair, a dh'ath-ghin sinne gu beò-dhòchas, tre aiseirigh Iosa Criosd o na marbhaibh, chum oighreachd neo-thruaillidh, agus neo-shalaich, agus nach searg as, a tha air a coimhead 'sna nèamhaibh dhuibhse, a tha air bhur coimhead le cumhachd Dhé tre chreidimh chum slàinte, a tha ullamh r'a foillseachadh 'san aimsir dheireannaich." 1 *Pead.* 1. 35. Bha *dearbh-bheachd* cho cìnnteach, caithreamach aig an t-sluagh so, ionnus gu'm b'urrainn iad "mòr ghàirdeachas a dheanamh,

geda bha" ìad "rè ùine bhig fo thùirse tre iomadh buaireadh." Tha'n t-Abstol a' labhairt riu mu Chriosd mar Aon "d'am bheil sibh," ars' esan, 'a' toirt graidh, ged nach faca sibh e; agus ged nach 'eil sibh a nis 'g a fhaicinn, air dhuibh bhi creidsinn ann, tha sibh a' deanamh mòr-ghàird-eachais le h-aoibhneas air dol thar labhairt, agus làn do ghlòir: a' faotainn crìche bhur creidimh, eadhon slàinte bhur n-anama: 1 *Pead.* 1, 8, 9. Is cìnnteach nach b'urrainnear dearbhadh na's soilleire na gheibhear anns na briathraibh sin, a bhi air a thoirt gu'n robh gu'n teagamh air-bith, *dearbh-bheachd air slàint*, aig na Criosduidhean gus an robh ìad air an sgrìobhadh. Agus gheibh-ear an dearbhadh sin air a mheudachadh gu mòr, seadh air a làn chrùnadh leis na briathraibh so eile, ag ràdh, "Dhuibh-se uime sin a chreideas, tha è luachmhor." Agus arìst, "Ach is ginealach taghta sibhse, sagartachd rìoghail, cinneach naomh, sluagh sonraichte; chum gu'n cuireadh sibh an ceill feartan an Tì a ghairm á dorchadas sibh chum a sholuis iongantaich féin: nach robh uair-éigine 'n'ur sluagh, ach a nis is sibh sluagh Dhé; dream nach d'fhuair tròcair, ach a nis a tha air faotainn tròcair. 1 *Pead.* 2, 7-10. Léugh an caibdeil so uile.

Ciod ì nis fianuis an deisciobuil ionmhuinn air a' chuis so? Fo dhearbh-bheachd air a shlàint féin tha è gu soilleir a' labhairt air ni a's beannaichte ann an tomhas neo-chrìochnach na dearbh-bheachd air a shlàint féin: tha è gu soilleir, dìreach a' labhairt air an Tì sin a's è ar slàint agus ar Slànuighear, agus tha è gu soilleir a' deanamh fianuis air foillseachadh iongantach an Tì sin

ameasg dhaoine. Ach cha b'urrainn an t-Abstol so labhairt, no sgrìobhadh mar tha è 'deanamh mur bitheadh dearbh-bheachd làn-chìnnteach aige air a shlàint féin tre'n Aon bheannaichte so. Agus o-na bha a' chuid a's mò, eadhon Criosd, aig Eòin, an deisciobul ionmhuinn, is éigin gu'n robh a' chuid a's lugha—dearbh-bheachd air a shlàint féin—aige: agus mar sin, is dearbhadh dùbhailt an fhianuis, a tha Eòin a' tabhairt, gu'n robh dearbh-bheachd aige anns an tomhas a's àirde. Ach cluinneamaid a bhriathran féin, ag ràdh, " An ni a bha ann o thùs, an ni a chuala sinne, a chunnaic sinn le ar sùilibh, air an d'amhairc sinn, agus a làimhsich ar làmha thaobh focail na beatha; (oir dh'fhoillsicheadh a' bheatha, agus chunnaic sinne i, agus tha sinn a' deanamh fianuis, agus a' cur an céill dhuibh-se na beatha maireannaich ud a bha maille ris an Athair, agus a dh'fhoillsicheadh dhuinne.)" 1 *Eòin* 1. 1, 2. " Ah is fìor sin," faodaidh neach 'us neach a ràdh, " is maith a chreideas mì gu'm buineadh do'n 'deisciobul a bha 'n a luidhe 'an uchd Iosa,' agus do gach aon de na h-Abstoil eile labhairt air an dòigh sin, agus faodar a thuigsinn ciamar a ruigeas Criosduidhean mòra, comharraichte eile, air an là an diugh, air dearbh-bheachd cosmhuil ri dearbh-bheachd nan Abstol. Ach am faodar a ràdh gu'm faod gach uile Chriosduidh an dearbh-bheachd cìnnteach sin 'fhaotuinn ?" Freagradh an t-Abstol féin a' cheist so. " An ni a chunnaic agus a chuala sinn, tha sinn a' cur an céill duibhse, chum gu'm bi agaibh-sa mar an ceudna comunn ruinne. 1 *Eòin* 1. 3. Agus an déigh sin, a chum a theagasg dhoibh ciod è sin a rinn comunn, no com-pàirteachadh maille ris na

h-Abstoil 'n a ni airidh gu bhi air a mhìannachadh, tha Eòin a' labhairt nam briathran iongantach so anns an rann chéudna (an treas rānn,) "agus gu fìrinneach tha ar comunn-ne ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd," Gu cìnnteach tuigear anis gu'n robh deadh aobhar airson nam briathran sin a labhairt, agus is è sin gu'm bhèil ni àraid againn an so a's mò gu mòr na dearbh-bheachd air slàint amhàin. Dh-fhaodadh sin a bhi againn gun ghuth idir a chluinntinn air "comunn ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd." Ach sin an nì a bha aig Eòin agus aig a cho-dheisciobuil, agus tha è ag ìnnseadh dhuinn-ne ciod a chunnaic agus a chual' è, chum gu'm bitheadh com-pàirt, no comunn againn maille riu; agus "gu fìrinneach," (sin anis a bhriathran féin) "tha ar comunn-ne ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd." Agus mar gu'm bitheadh è ag ìarraidh gach teagamh air a' chùis a chur ás an rathad, agus mar sin sinne 'dheanamh cìnnteach gu'm bheil an comunn sin cho dligheach, no cho saor dhuinn-ne 's a bha è dhà-féin, tha è ag ràdh ruinn, "Agus tha sinn a' sgrìobhadh nan nithean so do 'ur n-ionnsuidh, chum gu'm bi bhur gàirdeachas coimhlionta." 1 *Eòin* 1. 4.

Ach is ānn anns an dara caibdeil de'n Litir so a gheibhear an teagasg so—dearbh-bheachd air slàint—air 'fhosgladh suas gu soilleir, làn. Agus cò ìad a' mhuinntir sin a gheibhear air an ainmeachadh anns a' chaibdeil sin, mar mhuinntir aig am bheil an dearbh-bheachd so? An è Criosduidhean aosmhor, àrd, abuich, ris am bheil an t-Abstol a' labhairt mar "aithrichean?" Cha n-è idir. An è Criosduidhean gnìomhach, éud-

mhor, sgairteil, tréun, a dh'fhuilig gu trōm ann an teas a' chomhraig, agus a chaidh tre iomadh deuchainn chruaidh, ghoirt, ris am bheil an t-Abstol ag ràdh "òganacha?" Cha n-è idir. Bha gun teagamh dearbh-bheachd air slàint aig na Chriosduidhean sean 'us òg sin ris am bheil an t-Abstol a' labhairt, ach cha n-'eil aon fhocal mu dhearbh-bheachd air a ràdh leis ri aon diubh; oir cha robh teagamh air a' chùis. Is ìad so anis a bhriathran féin ris na Criosduidhean gus an robh è 'sgrìobhadh, "Tha mì sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, A CHLANN BHEAG, do bhrìgh gu bheil bhur peacaidhean air am maitheadh dhuibh air sgàth ainme-san." 1 *Eòin* 2. 12. Agus arìst (rānn 13) "Tha mì sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, A CHLANN BHEAG, do bhrìgh gu'm b'aithne dhuibh an t-Athair." Mar sin chithear gur è maitheanas pheacaidhean* agus aithne air an Athair, còir dhligheach na "CLOINNE BIGE" ann an Criosd. Agus nach 'eil è mar sin fìor shoilleir, matà, gur éudar gu'm bheil a' chòir dhligheach agus a' chuibh rionn chéudna aig gach uile Chriosduidh!

Tha'n treas caibdeil de cheud litir Eòin a' tòiseachadh leis a' ghlaodh aoibhneach so, "Feuch-

---

* Mar sin gheibhear an earrainn so air a h-eadar-theangachadh anns a' Bhìobull Bheurla 'us Ghàelig, ach is ceart a thoirt fainear gur é am focal Gréugach *Tekna* d'an eadar-theangachadh "clann bheag" anns an dara rann deug de'n dara caibdeil de cheud litir Eòin, a' cheart fhocal a gheibhear anns a' cheud rann de'n chaibdeil chéudna, leis am bheil na naoimh uile gu soilleir air an ciallachadh. Ach cha n-'eil sin idir a' lughdachadh brìgh na 'chaidh a ràdh roimhe so mu dhearbh-bheachd. Tha am focal *Paidia* air eadar-theangachadh "clann bheag" anns an treas rann deug, gu litireil a' ciallachadh "naoidheanan," no "clann bheag." Mar sin tha'n t-Abstol a' sgriobhadh a dh-ionnsuidh nan uile chreideach fo'n ainm *Teknia* clann, agus ag ràdh gu'm bheil am peacaidhean air am maitheadh. Tha é gu soilleir a' labhairt ri naoidheanaibh ann an Criosd, leis an fhocal *Paidia*, agus ag radh gu'm bheil é 'sgrìobhadh d'an ionnsuidh, do bhrígh gu'm b'aithne dhoibh an t-Athair.

aibh ciod a' ghnè ghràidh a thug an t-Athair dhuinne gu'n goirteadh clann Dhé dhinn." Agus tha'n t-Abstol ag ràdh (anns an dara rann) an dèigh sin, "A mhuinntir mo ghràidh, *a nis is sinne mic Dhé;* agus cha n-'eil e soilleir fathast ciod a bhitheas sinn : *ach tha fhios againn,* 'nuair a dh'fhoillsichear esan, gu'm bi sinn cosmhuil ris; oir chì sinn e mar a tha e." Am b'urrainn dearbh-bheachd na's cìnntiche, no na's treise na sin a bhi air 'ainmeachadh? Agus arìst, "Na nithe so sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh, a tha creidsinn ann an ainm Mhic Dhé; chum gu'm bi fios agaibh gu bheil a' bheatha mhaireannach agaibh, agus chum gu'n creid sibh ann an ainm Mhic Dhé." 1 *Eòin* 5. 13. Mar sin b'ì aon de chrìochaibh an Spioraid Naoimh, ann an deachdadh na Litreach so, dearbh-bheachd cìnnteach a thoirt do gach Criosduidh, agus gach aon, a tha gu fìrinneach a' creidsinn ann am Mac Dhé, a neartachadh 'n a chreidimh. Tha è gu soilleir a' sgrìobhadh a dh-ionnsuidh na muinntir a tha mar sin a' creidsinn, chum gu'm buanaicheadh ìad a' creidsinn, agus gu'n creideadh ìad na's seasmhaiche. Ach a bhàrr air sin tha è 'sgrìobhadh d'an ionnsuidh chum fios a thoirt doibh gu'm bheil a' bheatha mhaireannach aca agus ag ràdh, "*Tha fhios againn* gur ann o Dhia a tha sinne, agus tha'n saoghal uile 'n a luidhe 's an olc. Agus tha fhios againn gu'n d'thàinig Mac Dhé, agus gu'n d'thug e tuigse dhuinn, chum gu'm bitheadh aithne againn air-san a tha fìor : agus tha sinne ann-san a tha fìor, ann a Mhac Iosa Criosd. Is e so an Dia fìor, agus a' bheatha mhaireannach. Amen." 1 *Eòin* 5. 19-21. Càit anis am faighear dearbh-

bheachd a's cìnntiche na sin? Cha n-iongantach geda tha'n t-Abstol a labhairt air, ag ràdh le làn aoibhneas ás a leth féin, agus ás leth a bhràithrean, ann an àit eile, " Dha-san a ghràdhaich sinn, agus a dh'ionnlaid sinn o ar peacaidhibh 'n a fhuil féin, agus a rinn rìghrean dhìnn agus sagartan do Dhia agus d'a Athair-san; dha-san gu robh glòir agus cumhachd gu saoghal nan saoghal." *Taisb.* 1. 5, 6. Nach furasda nis fo dhearbh-bheachd cho soilleir, làn, cìnnteach sin, an nì sin a gheibhear ann an àit eile de leabhar an Taisbeanaidh a thuigsinn, far am bheil Iosa ag ìnnseadh a theachd aithghearr féin, agus an t-Abstol ás leth na h-Eaglais uile, 'g a fhàilteachadh agus a' freagairt, " Amen, seadh, thig a Thighearna Iosa." *Taisb.* 22. 19, 20. Cò 'dh'ìarradh mar sin 'teachd aithghearr', no pilleadh an Tighearna Iosa, gun aithne chìnnteach aig' air, mar a Shlànuighear air an àm. Agus cò anis a smuainicheas gu cùramach, ceart air gach dearbhadh a thugadh an so bho'n fhìrinn, nach fhaod 'fhaicinn gu soilleir gu'm bheil an Sgriobtuir a' teagasg, gun teagamh air-bith, gur ì còir dhligheach gach uile Chriosduidh làn fhios, no dearbhbheachd a bhi aige air a shlàint féin?

II.—Tha gach earail, a gheibhear ann an Litrichibh nan Abstol, ag aideachadh na muinntir ris am beil ìad a' labhairt mar Chriosduidhean, agus mar shluagh aig am bheil fios gur Chriosduidhean iad-féin. Tha gach togradh a chum caithebeatha diadhaidh a leantuinn, air a stéidheachadh air an fhios so. An iongantach, matà, geda bhitheadh giùlain Chriosduidhean gu tric suarach, saoghalta, fhad 's a gheibhear àireamh cho

lìonmhor dhiubh gun dearbh-bheachd soilleir, suidhichte idir aca air slàint ?

Cho fad 's a bhitheas neach air a ghluasad le imcheist mu thimchioll a shlàinte, agus è fathast gun dearbh-bheachd aige gu'm bheil è air a theàrnadh, bithidh slàint dhà mar chuspair ìarraidh, bithidh è gu tric ag ìarraidh slàint 'fhaotuinn a réir a dhòighean féin ; ach cò do'n aithne féin-fhìreantachd cridhe an duine, aig nach 'eil fhios gur è dòchas ri slàint 'fhaotuinn, air sgàth a dheadh thoilltinneis féin, a bheir air duine mar sin, air thoiseach air gach ni eile, oidhirp a thoirt air seirbhis a dheanamh do Dhia ? Nach tric a' chùis mur sin, mur 'eil an còmhnuidh, do thaobh mhòran ? Nach è sin an diadhachd chumanta a gheibhear aig sluagh air an là an diugh ? Coimhlionaidh ìad dleasanais, agus frithealaidh ìad air òrduighean gu cùramach le dòchas greim cìnnteach, a dheanamh tre na deadh oibribh sin, air còir ann an toilltinneas Chriosd, agus air fàbhar Dhé. Ach ciamar is urrainn diadhachd mar sin a bhi da rìreadh tarbhach, no cumhachdach ? Ma mheallar sinn le ar féin-fhìreantachd, a' smuaineachadh gu'm faodar fàbhar Dhé a cheannach, no gu'n ruigear air tre chuairteachadh dhleasanas amhàin—gu'n coisnear còir ann an Criosd air an dòigh sin—gluaisidh ar cridheachan féineil sinn gu bargan teànn a dheanamh ris an eagal a gheibh sinn annainn-féin. Iarraidh sinn nèamh, no còir air nèamh, air cosdas cho beag 's is urrainn sinn. 'Nuair a bha na h-Iudhaich "ag ìarraidh am fireantachd fèin a chur air chois," is è lagh *nan deas ghnàth* a b'fheàrr leo na lagh *nam modh*, agus chuir ìad béul-eachdraidhean lìonmhor ris an

dà lagh sin, leis an robh àithntean Dhé air an cur 'an neo-bhrigh. Mar sin, gheibhear cùisean a'dol ameasg Chriosduidhean an là an diugh. Carson a chluinnear na ceistean so cho tric. " Am beil è mi-cheart a leithid sid 's a leithid so a dheanamh? Am bheil nithe mar so 's mar sid féumail a chum slàinte?" Ciod a tha ceistean bochda mar sin a' dearbhadh, ach gu'm bheil aon sùil air nèamh agus an t-sùil eile air an talamh, agus an cridhe nis ag ìarraidh na's urrainn è a ghlacadh de'n talamh gun chòir air nèamh a chāll. Ach ciamar a ghinear fìor dhiadhachd—aonadh ri Criosd? So dhuit am freagairt o bhéul an Abstoil " *Tha gràdh Criosd 'g ar co-éigneachadh,*" 2 *Cor*. 5. 14. 'Nuair a dh-aithnicheas sinn da rìreadh gu'n d'rinn Dia ar teàrnadh gu saor le 'ghràs, gu'n do bhàsaich Criosd air ar son, agus gu'n d'éirich è rìst, agus gu'm bheil oighreachd air a h-ullachadh dhuinn air nèamh, an sin gheibh sinn togradh nuadh agus cuspair nuadh. Chaidh an togradh, eadhon gràdh Chriosd, ainmeachadh cheana; agus gheibhear an cuspair air a nochdadh dhuinn leis an Abstol anns na briathraibh so a leanas, " Oir tha gràdh Criosd 'g ar co-éigneachadh, air dhuinn breithneachadh mar so, ma fhuair a h-aon bàs airson nan uile, gu'n robh na h-uile marbh. Agus gu'n d'fhuair è bàs airson nan uile, chum iadsan a tha beò, *nach bitheadh ìad o so suas beò dhoibh-féin, ach dha-san a dh'fhuiling am bàs air an son, agus a dh'éirich a rìs.*" 2 *Cor*. 5. 14, 15. *Chum iadsan a tha beò!* Ah! seadh ìadsan uile aig am bheil an dearbhbheachd beannaichte so air beatha nuadh—tha è gu cìnnteach aca-san uile a ta air an teàrnadh,

ach thatar a' labhairt anis mu fhios air—cha n-ānn air an neach a theìr, " Ciod an tomhas a's lugha de dhiadhachd leis am faigh mise gu nèamh ? Am bheil so, no sìd féumail a chum slàint ?" ach air an neach a their gu toileach, Ciamar a ghlòraicheas mis' an Tì sin a dh'fhuiling am bàs air mo shon, agus a dh'éirich arìst ? Ciod a dhìolas mise ' dhà-san a ghràdhaich mì agus a dh'ionnlaid mì o mo pheacaidhean 'n a fhuil féin ?' Cia mòr an t-eadar-dhealachadh ! Cha toir *féinealachd* ach cho beag 's a shaoileas è a nì an gnothach gànn, a chum ruigheachd air an nì sin a tha è ag ìarraidh. Cha n-fhaighnich *gràdh cia beag*, ach *cia mòr* is urrainn è 'dheanamh a chum ruigheachd air an ni a tha è ag ìarraidh le taitneas agus tàingealachd. Is ann air an stéidh so, eadhon gràdh, a tha uil' àithntean agus eàraillean na diadhachd air an socrachadh. " Ma tha gràdh agaibh dhomh coimhidibh m' àithntean."

Cha n-ionann sin 'us céum an lagh' a tha 'dearbhadh an duine—a' dearbhadh nach bu chomasach è air seasamh le 'fhìreantachd féin. Dh'ìarr è gràdh agus uile thoradh a' ghràidh, a' toirt beatha no bàis aréir mar gheibheadh è a fhreagairt. B'ì càinnt an lagha, " An duine a ni na nithean sin gu'm bi è beò leò." *Ròm.* 10. 5. B'e an ceud ni a rinn an lagh daoine 'threorachadh gu obair a dheanamh airson am beatha, agus an dara ni, a làn dhearbhadh dhoibh nach robh toradh, no dòchas 'n an saothair. " Na'm bitheadh lagh air a thabhairt a bhitheadh comasach air beatha 'thoirt uaith, gu deimhin is ann o'n lagh a bhitheadh fìreantachd." *Gal.* 3. 21. Ach cha robh, agus cha b'urrainn sin a bhi. Féumaidh

lagh sam-bith a b'urrainn an Dia naomh a thabhairt, peacaich mhi-naomh agus thruaillidh a dhìteadh, agus do bhrìgh gur peacaich mhi-naomh agus thruaillidh sinn uile, is dìomhain dhuinn dòchas air-bith a bhi againn ri beatha tre'n lagh. "Ach dh'fhàg an sgriobtuir na h-uile dhaoine dùinte 's a' pheacadh, chum gu'm biodh an geàlladh tre chreidimh Iosa Criosd air a thoirt dhoibh-san a ta 'creidsinn." *Gal.* 3. 22. Na'n robh sinn saor o pheacadh cha bhitheadh féum idir againn air Slanuighear. Ma dh-ìarras sinn beatha le oibreachadh air a son, tha sinn le sin ag ràdh nach robh féum air bàs Chriosd. "Oir ma tha fìreantachd tre'n lagh, is ann gun aobhar a fhuair Criosd bàs." *Gal.* 2. 21. Ach is è dìteadh, mallachd agus am bàs na's urrainn an lagh a chur òirnn. Ach gheibh sinn fìreantachd, agus beannachd, agus beatha ann an Criosd, agus trid-san a bhàsaich air ar son agus a dh'éirich arìst. "Is è tuarasdal a' pheacaidh am bàs"—agus is è pheacadh amhàin an obair a rinn sinne—agus is è am bàs amhàin an tuarasdal a choisinn sinn. Ach gu-ma beannaichte gu'n robh Dia, tha'n tuarasdal sin air a làn phàidheadh do aon eile—do'n Aon bheannaichte sin a thug a ghràdh air ar son; agus anis "is è saor-thiodhlac Dhé a bheatha mhaireannach, tre Iosa Criosd ar Tighearn." *Ròm.* 6. 23. Is ānn mar mhuinntir a fhuair an t-saor-thiodhlac so, agus aig am bheil o sin fios cho cìnnteach 's a tha an suidheachadh, agus aithne air an t-saor ghràs shaoibhir a chuir sinn ann an suidheachadh cho gràsmhor, a tha sinn air ar comhairleachadh ann an Litrichibh nan Abstol, a 'chum gluasad gu cubhaidh do'n

ghairm leis an do ghairmeadh sinn'. Beachdaicheamaid anis air an dearbhadh a gheibhear air so ann am focal Dhé.

Is àrd dhearbhadh air an teagasg so, an Litir a chum nan Ròmanach. Tha 'n Litir sin air a roinn 'n a trì earrainnibh. A' cheud earrainn, o'n cheud gus an ochdamh caibdeil, a' labhairt gu soilleir, làn air ar staid do thaobh nàduir, a' mìneachadh mar tha lagh naomh Dhé a' coinneachadh na staide sin, mar tha saorsa trid ar Tighearn Iosa Criosd, agus mar gheibhear uile thoraidhean glòrmhor na saorsa sin, araon anns a' bheatha so agus anns a' bheatha ri teachd. Gheibhear an earrainn sin de'n Litir a' co-dhùnadh leis na briathraibh àrd, aoibhneach so :—"Ciod uime sin a their sinn ris na nithibh sin? Ma tha Dia leinn, cò 'dh'fheudas a bhi 'n ar n-aghaidh?

"Cò a chuireas coire sam-bith á leth daoine taghta Dhé? Is e Dia a dh'fhìreanaicheas. Cò a dhìteas? Oir tha dearbh-bheachd agam nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachdan, no cumhachdan, no nithean a tha làthair, no nithean a tha ri teachd, no àirde, no doimhne, no creutair sam bith eile comasach air sinne a sgaradh o ghràdh Dhé a tha ann an Iosa Criosd ar Tighearn." *Ròm.* 8. 31-39. Nach *dearbh-bheachd* sin air slàint! Ma's urrainnear dearbh-bheachd ìnnseadh le càinnt, gu cìnnteach tha è air a làn ìnnseadh leis na briathraibh sin!

Gheibhear an t-Abstol anns an dara pàirt de'n Litir so, caibdeil IX. gu caib. XI. a' labhairt air brìgh na tha anns a' cheud earrainn dì, air dàimh àraid Dhé ris na h-Israelich, a phobull féin; agus anns an dara caibdeil deug, an treas earrainn de'n

Litir so, gheibhear iomadh earail a' teagasg do mhuinntir gluasad do ghnàth ann an cleachdadh na diadhachd, agus ann an ùmhlachd. Agus thugamaid fainear gu cùramach mar tha na h-earailean prìseil sin a' tòiseachadh. "Air an aobhar sin guidheam òirbh," deir an t-Abstol, "a bhràithrean TRE THROCAIRIBH DHE, bhur cuirp a thoirt 'n am beò-ìobairt, naomh, thaitnich do Dhia, ni a's e bhur seirbhis réusonta." *Ròm.* 12. 1. "Tròcairean Dhé"—a thròcairean mar tha ìad air am fosgladh suas dhuinn anns a' cheud earrainn de'n Litir, caib. I. gu caib. VIII. agus air an ainmeachadh anns a' cheud rānn de'n dara caibdeil deug, —a thròcairean do Israel mar tha ìad air an riochdachadh amach anns an dara pàirt de'n Litir, caib. IX. gu caib. XI.—is ìad sin am bōnn air am bheil an t-Abstol a' guidhe òirnn, mar a "bhràithrean," sinn-féin a thoirt suas do Dhia ann an céum na h-ùmhlachd a ta air a chomharrachadh amach dhuinn anns na h-earailibh a leanas. Ach ciamar a mhothaicheas mì brìgh, no neart, no cumhachd nan earailean sin, ma tha mì fathast a' cur teagamh ann mo chòir air tròcairibh sin Dhé, leis am bheil mo chòir air a toirt dhomh? Ciamar a bhitheas mì air m'aomadh gu ceart leis na h-earailibh sin mur creid agus mur tuig mì mar Chriosduidh gur mì aon de na "bhràithrean" sin ann an Criosd, ris am bheil na h-earailean a' labhairt? no ciod is fheàirrd mis' ìad, ma's ānn le teagamh a dh'éisdeas mì ìad?

Ach gheibhear tuilleadh dearbhaibh, a ta fìor shoilleir, anns an Litir so chum nan Ròmanach. Gheibhear earailean anns a' cheud earrainn dhì, cho maith 's a gheibhear anns an treas earrainn.

Agus ciod è nis am bōnn, no an stéidh air am beilear a' toirt nan earailean sin uile? "Cionnus a dh'fheudas sinne," deir an t-Abstol, "*a tha marbh do'n pheacadh*, ar beatha a chaitheadh ni's faide ann?" "*Air fhios so* a bhi againn, gu bheil ar seann duine air a cheusadh maille ris, ionnus gu'm bitheadh corp a' pheacaidh air a sgrios, chum á so suas nach deanamaid seirbhis do'n pheacadh." *Ròm.* 6. 2, 6. Ciod is fheàirrd cridhe neach air-bith na h-earailean sin, mur urrainn è a ràdh le dearbh-bheachd cìnnteach gu'm bheil è air aonadh ri Criosd, gu'm bheil è marbh do'n pheacadh, agus gu'm bheil a sheànn duine air a chéusadh maille ri Criosd? no ciod is fheàirrd è teagamh? Ach arìst, "Mar sin mar an ceudna measaibh-se gu bheil sibh-féin gu deimhin marbh do'n pheacadh, ach beò do Dhia tre Iosa Criosd ar Thighearn. Air an aobhar sin (comharraich na briathran so *air an aobhar sin*) na rìoghaicheadh am peacadh ann bhur corp bàsmhor, air chor as gu'n tugadh sibh ùmhlachd dha 'n a ana-miannaibh." *Ròm.* 6. 11, 12. Agus arìst anns an ath rānn, "Thugaibh sibh-féin do Dhia, mar dhream a tha beò o na mairbh, agus bhur buill 'n an armaibh fìreantachd do Dhia, Oir cha bhi aig a' pheacadh tighearnas oirbh: oir cha n-'eil sibh fo'n lagh, ach fo ghràs." Nach 'eil é fìor shoilleir nach urrainnear earailean mar sin a thuigsinn le neach air-bith, ach leo-san a tha, cha n-è mhàin 'n an Chriosduidhean, ach aig am bheil fios gur Criosduidhean ìad-féin. Gheibhear argumaid a' chaibdeil so uile ag aideachadh gu'm bheil dearbh-bheachd air slàint aig a' mhuinntir gus am bheil è air a sgrìobhadh.

Agus anis 'nuair a sheallas sinn ris gach earail eile, a gheibhear anns an treas roinn de'n Litir chum nan Ròmanach, chithear an dearbh-bheachd céudna air a theagasg dhuinn anns gach earail. Nach 'eilear a' comhairleachadh dhuinn a bhi iriosal agus dìchiollach ann an gnàthachadh nan tiodhlac a ta air an earbsa ruinn? Nach 'eilear ag ràdh gur "aon chorp ann an Criosd sinn, agus gur buill sinn gach aon fa leth d'a chéile?" *Ròm.* 12. 5. Thatar a' comhairleachadh dhuinn a bhi "teo-chridheach r'a chéile le gràdh bràthaireil." *Ròm.* 12. 10. Ach cò ìadsan a tha air an comh-arrachadh amach leis na briathraibh "r'a chéile?" Cò ach na "bhràithrean" ris am beilear a' labhairt anns a' cheud rànn de'n chaibdeil, ìadsan uile aig am bheil dearbh-bheachd gur bràithrean ìad d'a chéile, gur comh-bhuill ìad d'a chéile, agus sin do bhrìgh gur bràithrean agus buill do Chriosd ìad. "A' deanamh gàirdeachais ann an dòchas." *Ròm.* 12. 12. Ach cò a b'urrainn sin a dheanamh ach ìadsan a tha cìnnteach gu'm bheil am bōnn dòchais—Criosd—aca. Tha earail air a toirt dhuinn gabhail r'a chéile. Ach ciamar? "Uime sin gabhaibh-se r'a chéile, eadhon mar a ghabh Criosd ruinne, chum glòire Dhé." *Ròm.* 15. 7. Nach 'eil sin anis a' dearbhadh gu làn shoilleir gu'n robh dearbh-bheachd air slàint aig a' mhuinntir ris am bheil na briathran sin a' labhairt. A dh-easbhuidh sin cha bhitheadh seadh, no brìgh, no cumhachd air-bith anns na h-earailibh sin.

Tha'n t-Abstol anns an Litir chum nan Corintianach a' toirt earail dhoibh gun uaill a dheanamh á duine. Carson? "Oir is leibh-se na h-uile ni: ma's è Pòl, no Apollos, no Céphas, no

an saoghal, no beatha, no bàs, no nithean a ta làthair, no nithean a tha ri teachd; is leibh-se iad uile; *agus is le Criosd* sibhse; agus is le Dia Criosd." 1 *Cor.* 3. 21-23. An so mar ann an àitibh eile, thatar a' labhairt ri Criosduidhean mar phobull Chriosd, mar pobull a bhuineas dà, dealaichte bho shluagh neo-ìompaichte, a tha "de'n t -saoghal." Ach ciod a b'fheàirrd cridheachan sluaigh air-bith a ràdh riu, "Is le Criosd sibhse," mur bitheadh fios aca gur le Criosd ìad? Faic arìst an rabhadh a tha'n t-Abstol a' toirt do Chriosduidhean, ag ràdh, "Na cuing-cheanglar gu neo-chothromach sibh maille ri mi-chreidmhich," mar sin a' labhairt riu gu dìleas, dìreach air gach cùis mar mhuinntir aig am bheil fios gur creidmhich iad-féin, gur fìreana ìad, gur ìad clānn an t-soluis agus buill Chriosd. Agus maille ri sin tha'n t-Abstol ag ràdh, "Ciod a' cho-rêite a tha aig teampull Dhé ri h-ìodholaibh? Oir is sibhse teampull an Dé bheò; a réir mar a thubhairt Dia, Gabhaidh mise còmhnuidh annta, agus gluaisidh mì 'n am measg; agus bithidh mise a'm' Dhia aca-san, agus bithidh iadsan 'n an sluagh agam-sa." 2 *Cor.* 6. 14-16.

Seallamaid anis anns an Litir chum nan Ephésianach agus chì sinn an sin gairm iongantach na h-Eaglais anns a' cheud, anns an treas agus anns a' cheathramh caibdeil, agus na trì chaibdeilean mu-dheireadh a' teagasg dhì gluasad aréir na gairme sin. Tha'n t-Abstol ag ràdh anns an dara roinn de'n Litir so, "Uime sin, tha mise prìosanach an Tighearn', a' guidhe oirbh gu'n gluais sibh gu cubhaidh do'n ghairm leis an do ghairmeadh sibh." *Eph.* 4. 1. Agus tha gach earaila gheibh-

ear anns an dara roinn de'n Litir so air a stéidheachadh air dearbh-bheachd cìnnteach Chriosduidhean, mar tha sin air a dheanamh soilleir anns a' cheud roinn dhì, gach beannachd a ta air a mhealtuinn le Criosduidhean air 'ainmeachadh anns a' cheud roinn agus earail aréir sin air a toirt doibh anns an dara roinn. Tha sinn a' léughadh anns a' cheud roinn, " Anns am bhèil (sin ri ràdh ann an Criosd) againne saorsa tre 'fhuil-san, maitheanas nam peacadh a réir saoibhreis a ghràis." *Eph.* 1. 7. Agus aréir sin tha earail air a toirt dhuinn anns an dara roinn ag ràdh, " Agus bithibh caoimhneil teò-chridheach d'a chéile a' toirt maitheanais d'a chéile eadhon mar a thug Dia *maitheanas dhuibh-se* ann an Criosd." *Eph.* 4. 32. Anns a' cheud roinn tha sinn a' leughadh gu'n "do roimh-òrduich Dia sinne chum uchd-mhacachd na cloinne tre Iosa Criosd dha-féin." *Eph.* 1. 5. Agus aréir sin arìst anns an dara roinn, " Uime sin bithibh-se 'n 'ur luchd-leanmhuinn air Dia *mar chloinn ghràdhaich. Eph.* 5. 1. Anns a' cheud roinn tha sinn a' léughadh " Neach an déigh dhuibh creidsinn ann, (Criosd) chuireadh seula oirbh le Spiorad naomh sin a' gheallaidh." *Eph.* 1. 13. Agus aréir sin tha earail againn arìst anns an dara roinn, ag ràdh, " Na cuiribh doilgheas air Spiorad naomh Dhé leis an *do chuireadh seula oirbh* gu là na saorsa." *Eph.* 4. 30. Anns a' cheud roinn tha sinn a' léughadh mu shaoibhreas gràis Dhé, " Anns ann robh e ro phailte dhuinne 's an uile ghliocas, agus thuigse : a dh'f hoillsich dhuinn rùn-dìomhair a thoile a réir a dheadh-ghean féin, a rùnaich e ann-féin." *Eph.* 1. 7-9. Agus tha earail air a toirt duinn aréir sin arìst

anns an dara roinn, ag ràdh, "Feuchaibh uime sin gu'n gluais sibh gu faicilleach, cha-n ann mar amadain, ach mar dhaoine glice :" agus arìst, " Air an aobhar sin na bithibh-se neo-ghlic, ach a' tuigsinn ciod i toil an Tighearna." *Eph.* 5, 15. 17. Mar sin gheibhear an Litir gu léir a' labhairt ruinn, agus cha n-ānn ag ràdh, " Dean so, no sid a chum am beannachd 'fhaotuinn, " ach " bheannaich Dia sinne leis gach uile bheannachadh spioradail ann an ionadaibh nèamhaidh ann an Criosd" chum gu'n gluaiseamaid aréir a thoile. *Eph.* 1. 3. " Oir bha sibh uair eigin 'n 'ur dorchadas, ach a nis tha sibh 'n 'ur solus 's an Tighearn : gluaisibh mar cloinn an t-soluis ;" *Eph.* 5. 8. Cò anis ach ìadsan a bha mar sin air am beannachadh, agus clānn an t-soluis, a b'urrainn earailean mar sin a ghabhail le taitneas agus buaidh ?

Agus gheibhear an t-Abstol a' labhairt ri Criosduidhean air an dòigh chéudna, anns an Litir chum nan Colosianach, ag ràdh " Uime sin mar a ghabh sibh do 'ur n-ionnsuidh an Tighearn Iosa Criosd, gluasibh ann." " Tha sibh coimhlionta ann-san." " Air dhuibh bhi adhlaicte maille ris ann am baisteadh, anns am bheil sibh mar an ceudna air bhur togail suas maille ris tre chreidimh oibreachaidh Dhé, a thog suas esan o na marbhaidh. Agus sibhse a bha marbh 'n 'ur n-eu-ceartaibh agus ann an neo-thimchioll-ghearradh bhur feòla, bheothaich e maille ris, a' maitheadh dhuibh nan uile euceart." Chi sinn o na briathraibh sin ciod an staid anns an robh na Criosduidhean sin *roimhe,* agus ciod ì an staid mhaith gus an robh ìad air an toirt *anis.* Agus ciod anis a gheibhear an t-Abstol, no an Spiorad Naomh ag ràdh mar cho-

dhùnadh air sin uile? Eisd an guth féin ag ràdh, " Uime sin ma fhuair sibh bàs maille ri Criosd o cheud thoiseachaibh an t-saoghail, c'ar son, mar dhaoine a ta beò 's an t-saoghal, a tha sibh fuidh orduighibh." *Col.* 2. 6, 10, 12, 13, 20. Agus arìst, " Uime sin ma dh'éirich sibh maille ri Criosd, iarraibh na nithe a ta shuas, far am bheil Criosd 'n a shuidhe aig deas làimh Dhé." Agus arìst, " Oir a ta sibh marbh, agus tha bhur beatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia. 'Nuair a dh'fhoillsichear Criosd, neach a's e ar beatha-ne, an sin bithidh sibhse mar an ceudna air bhur foillseachadh maille ris ann an glòir. Uime sin claoidhibh bhur buill a ta air an talamh, strìopachas, neò-ghloine, fonn-collaidh, ana-mianna, agus sannt, ni a's ìodhol-aoradh." Thoir fainear, cha n-'eilear idir ag ràdh féumaidh sibh a bhi marbh do'n t-saoghal, agus do fhéin, agus do'n pheacadh, agus a bhi beò do Dhia, chum gu'm bi sibh marbh maille ri Criosd, agus gu'm bi sibh beò maille ris. Cha n-'eil idir; ach " *tha* sibh marbh ;" tha bhur beatha folaichte maille ri Criosd, ann an Dia;" *uime sin* claoidhibh bhur buill a ta air an talamh. Anis ma's ann mar aon a " tha marbh maille ri Criosd" a bhitheas mì, do thaobh cleachdaidh, marbh do na nithibh a ta air thalamh ; ma's ann mar aon air éirigh maille ris a dh-ìarras mì na nithean a tha shuas, tha è mar sin soilleir gu'm féum fios a bhi agam gu'm bheil mì marbh maille ris, agus air éirigh maille ris, oir mur 'eil, cha n-urrainn mì gluasad gu bràth aréir na h-àithne a ta air a tabhairt an so. Agus tha an ni céudna air a theagasg ann an àitibh eile de'n Litir so, ag ràdh, " Na deanaibh breug d'a chéile,

do bhrìgh gu'n do chuir sibh dhìbh an seann duine maille r'a ghnìomharaibh. Agus gu'n do chuir sibh umaibh an duine nuadh, a tha air athnuadhachadh ann an eòlas, a réir ìomhaigh an Tì a chruthaich e. Uime sin cuiribh-se umaibh, (mar dhaoine taghta Dhé, naomha agus ionmhuinn,) innigh thròcaire, caomhalachd, irioslachd inntinn, macantas, fad-fhulangas; a' giùlan le chéile, agus a' maitheadh d'a chéile, ma tha cùis ghearain aig neach an aghaidh neach; *mar a thug Criosd maitheanas dhuibh-se, mar sin deanaibh-se mar an ceudna.*" *Col.* 3. 1, 3, 4, 5, 9-13. Nach 'eil sin anis soilleir gu leòr? Ciamar a bhitheas mise air mo ghluasad le maitheanas o Chriosd dhomh-féin gu maitheanas a thoirt do mo bhràthair, ma tha teagamh agam air mo mhaitheanas féin o Chriosd?

Tha sgrìobhadh an Abstoil Pheadair a' lànmhìneachadh agus a' làn-dhaingneachadh nam fìrinn so air am bheil sinn a' labhairt, ag ràdh "Uime sin crioslaichibh leasraidh bhur n-inntinn, bithibh measarra, agus biodh dòchas diongmhalta agaibh ás a' ghràs a bheirear dhuibh aig foillseachadh Iosa Criosd: mar chloinn ùmhal, gun a bhi 'g'ur comh-chumadh féin ris na h-ana-mìannaibh, a bha agaibh roimhe ann an àm bhur n-aineolais: ach a réir mar tha esan a ghairm sibh naomh, bithibh-se naomha mar an ceudna 'n 'ur n-uile chaithe-beatha: do bhrìgh gu'm bheil e sgrìobhta, Bithibh-se naomha, oir tha mise naomh." Tha na briathran sin gu soilleir a' labhairt ri muinntir a bha air an teàrnadh, agus fios aca-féin gu'n robh ìad air an teàrnadh. Arìst do thaobh a' ghràidh bhràthaireil tha'n t-Abstol céudna ag ràdh, "Do

bhrìgh gu'n do ghlan sibh bhur n-anama le ùmhlachd a thoirt do'n fhìrinn tre 'n Spiorad, chum gràidh neo-chealgaich do na bràithribh; feuchibh gu'n toir sibh gràdh d'a chéile á cridhe glan gu dùrachdach: air dhuibh bhi air bhur n-ath-ghineamhuinn, cha-n ann o shiol truaillidh, ach neo-thruaillidh, le focal an Dé bheò, agus a mhaireas gu siorruidh." 1 *Pead.* 1. 13-23. Arìst "Uime sin a' cur uaibh gach uile mhì-ruin, agus gach uile mhealltaireachd, agus chealg, agus fharmada, agus gach uile ana-cainnt, mar naoidheana air an ùr-bhreith, iarraibh bainne fìor-ghlan an fhocail, chum as gu'm fàs sibh leis; ma's e as gu'n do bhlais sibh gu bheil an Tighearn gràsmhor." So anis na h-uile nithe, no air so tha na h-uile nithe 'an crochadh do'n Chriosduidh. Agus arìst, "A mhuinntir mo ghràidh guidheam oirbh, *mar choigrich* agus *luchd-cuairt*, sibh a sheachnadh ana-mìannan feòlmhor, a tha 'cogadh an aghaidh an anama." 1 *Pead.* 2. 1, 2, 3, 11. Agus an déigh sin tha'n t-Abstol a' labhairt ruinn air a' mhèinn ìnntinn, agus air a ghiùlain a's còir a bhi againn anns gach dàimh fa-leth d'a chéile, ag ràdh, "Mar an ceudna, fheara, gabhaibh-se còmhnuidh maille riu (bhur mnathan) a rèir eòlais, a' tabhairt urraim do'n mhnaoi mar do'n t-soitheach a's anmhuinne, agus *mar mhuinntir a tha 'n an comh-oighreachaibh air gràs na beatha*; chum nach cuirear bacadh air bhur n-ùrnuighibh. 1 *Pead.* 3. 7.

Gheibhear an fhianuis chéudna ann an Litrichibh an Abstoil Eòin ag ràdh, "Tha mi a' sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, a chlann bheag, do bhrìgh gu bheil bhur peacanna air am maitheadh dhuibh air sgàth 'ainme-san." 1 *Eòin* 2. 12. "A

mhuinntir mo ghràidh, a nis is sinne mic Dhé; agus cha n-'eil e soilleir fathast ciod a bhitheas sinn : ach a ta fhios againn, 'nuair a dh'fhoillsichear esan, gu'm bi sinn cosmhuil ris; oir chì sinn e mar a ta e. Agus gach neach aig am bheil an dòchas so ann, glanaidh se e-féin, mar a ta esan glan." 1 *Eòin* 3. 2, 3. Sin anis gun teagamh idir làn dearbh-bheachd air slàint; agus toradh an dearbh-bheachd sin, mar tha è air a nochdadh ann an giùlain gach neach aig am bheil è. Gach duine aig am bheil an dearbh-bheachd so, agus an dòchas a tha stéidhichte air—dòchas a bhi cosmhuil ri Criosd, 'nuair a dh'fhoillsichear esan, *glanaidh se e-féin, mar a tha esan glan.* Ah seadh ! cha n-ann idir le daorsa laghail, no le oidhirpibh féin-fhìreantachd a bheirear neach gu gluasad mar fhìor Chriosduidh. Is ānn an uair a dh-aithnicheas sinn an t-saorsa leis an d'rinn Criosd sinne saor; is ānn an uair a dh-aithnicheas sinn an gràdh leis an do ghràdhaich an t-Athair sinn, agus a ghlacar leinn an dòchas dealrach, beannaichte sin a bheir sinn gu bhi air ar comh-chumadh gu làn ri ìomhaigh Chriosd "'nuair a dh'fhoillsichear esan," a bhitheas ar cridheachan air an togail air falbh de'n talamh, de gach féinealachd agus de gach peacadh; agus an sin, "Air bhi dhuinne uile le aghaidh gun fholach, ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna, tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna, o ghlòir gu glòir, mar le Spiorad an Tighearna." 2 *Cor.* 3. 18.

III.—Anis do thaobh na dòigh air am faighear dearbh-bheachd air slàint, tha fìrinn an Sgriobtuir ag ìnnseadh dhuinn gu soilleir gur ānn "le gràs tha sinn air teàrnadh tre chreidimh." *Eph.* 2. 8

seadh is ānn " le gràs tre chreidimh" a gheibhear dearbh-bheachd air slàint. Ach ann am beachdachadh air a' mheur so de 'n teagasg féumar a' cheart aire 'thoirt do dhà ni àraid mu thimchioll creidimh. Is è an ceud ni matà, Cha n-'eil ann an creidimh ach amhàin fear-gabhail ann an gnothach ar slàinte : is è sin ri ràdh, cha n-'eil neach ann an creidsinn, no ann an gnàthachadh creidimh, *a' deanamh* ni éigin, ach *a' gabhail* ni éigin. An dara ni, is è an fhìrinn, a tha sinn mar sin a' gabhail, fianuis Dhé mu thimchioll a Mhic, Iosa Criosd. Is è aineolas air aon air-bith de'n dà ni sin is màthair-aobhair do'n dorchadas agus do'n teagamh a gheibhear aig Criosduidhean mu dhearbh-bheachd air an slàint féin.

Anns a' cheud àit, matà, is fear-gabhail amhàin creidimh ann an gnothach ar slàinte : seadh, tha sinn ag ràdh, *ann an gnothach ar slàinte*, a chionn, air dhuinn a bhi air ar teàrnadh, gu'm bheil creidimh 'n a fhear-oibreachaidh annainn agus aréir sin tha sinn a' léughadh gu'm bheil Criosduidhean 'g an cleachdadh féin ann " an obair a' chreidimh," agus ann " an còmhrag a' chreidimh," agus ann " an gluasad a' chreidimh." Ach is ann amhàin do na fìor Chriosduidhean a bhuineas na briathran sin agus briathran eile cosmhuil riu mu chreidimh—dhoibh-san a tha air am fìreanachadh tre chreidimh. Labhraidh sinn aig an àm so air creidimh mar bhuineas è do ar slàint agus do dhearbh-bheachd, no air creidimh mar fhear-gabhail.

Ach, a léughadair ionmhuinn, ciamar a bha 's a tha thus' ag amharc air creidimh, no ciod è do bheachd air ? Am bheil thu nis a' sealltuinn air-

son creidimh annad-féin—ag ìarraidh creidimh annad-fein, mar gu'n gabhadh è faicinn mar sin agus mar gu'm bu ghnìomh, no obair è gu bhi air a deanamh leat, agus tu air aon làimh a' toirt oidhirp air a deanamh, agus air an làimh eile a' feuchainn ri fios 'fhaotuinn an deachaidh an obair leat? Ceadaich dhomh ìnnseadh dhuit nach 'eil focal Dhé ag ràdh idir an tì a chreideas e-féin a bhi 'n a chreidmheach, "tha a' bheatha mhaireannach aige," ach "an tì a chreideas *anns a' Mhac* tha a' bheatha mhaireannach aige." *Eòin* 3. 36. Tha thus' a' smuaineachadh air a' chùis so mar gu'm bitheadh slàint a' teachd o aithneachadh ort-féin gur creidmheach thu, an àit Criosd aithneachadh mar an t-aon Slànuighear uile-chumhachdachd. Is maith gun teagamh fios a bhi aig neach gur creidmheach è. Ach ann an labhairt an so air creidimh, mar fhear-gabhail, cuimhnich gu'm faighear fios air sin aig 'àm féin le aire cheart a thoirt do cuspair ar creidimh—do'n ni sin a tha creidimh a' gabhail—cha n-ānn le creidimh agus a chuspair a dhealachadh o 'cheìle, no le farraid, an d'fhuair sinn creidimh? Cha n-urrainn creidimh a bhi aig neach a dh-easbhuidh cuspair a' chreidimh, agus geda b'urrainn, is beag a b'fhìach è. Is è Criosd an Slànuighear, agus thig slàint tre chreidimh *amhàin an uair a ghabhas è Criosd.* Is è Dia a tha 'tabhairt fianuis mu Chriosd, agus teàrnaidh creidimh amhàin an uair a *ghabhas è fianuis Dhé.* Cha n-ānn idir ann an creidimh féin a tha an éifeachd theàrnaidh, ach anns an ni a ghabhar le creidimh.

Sin anis, matà, mar ruigear air an éifeachd

theàrnaidh a ta ann an cuspair beannaicht' a' chreidimh; agus, a Chriosduidh ionmhuinn, mur bitheadh tusa air do luasgadh anūll 's anāll le teagamh 'us ceistean lìonmhor gun fhéum a thàinig o theagasg mhearachdach, bhitheadh agad sìth làn agus phailt, agus dearbh-bheachd taitneach amhàin le beachdachadh air Criosd féin neach a's è cuspair a' chreidimh. Thig, matà, agus faic Uan Dhé. Leig dhìot an dràst na ceistean agus gach teagamh a ta agad mu do thimchioll féin, agus feuch an gabh ìad uile socrachadh le amharc suas gu dìreach air Iosa. Cò è Iosa? Is esan Mac Dhé, agus Mac an duine. Is è uchd an Athar 'àit-còmhnuidh o shìorruidheachd; gidheadh dh'ìlsich se e-féin gu bhi 'n a naoidhean gun smal do'n òigh. Ciod an teachdaireachd air an tàinig è do'n t-saoghal so? Thàinig è a dh-fhoillseachadh an Athar, agus a shaoradh an duine. Ciod an sgéul a ta air 'ìnnseadh le breith, le beatha agus le bàs Iosa, mu chridhe caomh an Athar? Ciod a tha sealladh agus guth agus briathran agus oibrean agus slighean Iosa Criosd a' labhairt? Nach 'eil freagairt do na nithibh sin uile air 'fhilleadh suas anns na briathraibh so "gràs agus fìrinn?" Is fìrinn è gu dearbh, oir ma tha Dia gràsmhor, tha è fìor. Cha cheadaicheadh Dia do smal teachd air a naomhachd, a chum sligh 'fhosgladh d'a ghràs gu sruthadh amach. Cha bu ghràs Dhé è idir na'n tàinig smal air a naomhachd, no na'n robh a cheartas air 'fhàgail gun làn riarachadh ann am foillseachadh a ghràis. Agus ciod a chithear ann an sin uile, ach tuilleadh dearbhaidh do chridhe gach duine air mòr ghràdh

Dhé. Chithear fìrinn, naomhachd agus fìreantachd ann an Iosa, air dòigh nach fhaicear ìad ann an cuspair sam-bith eile. 'N a ghineamhuinn agus 'n a bhreith tha è air a nochdadh dhuinn mar an Ni Naomh a bha gu bhi air a bhreith leis an òigh Muire. Bu theisteanas iomlan air naomhachd neo-chrìochnaich Dhé, beatha Chriosd gu léir. Gidheadh 'n a bhàs "rinneadh ò 'n a pheacadh air ar son-ne," agus bha làn fhreagairt air a thoirt araon do na tha aig fìreantachd agus naomhachd Dhé an aghaidh a' pheacaich a's ciontaiche agus a's mì-naomha, leis na dh'fhuilig Criosd mar fhear-iomchair-peacaidh; ghabh Dia an ìobairt a thug Criosd, agus ann an gabhail na h-ìobairt sin bha naomhachd agus fìreantachd Dhé air am foillseachadh, agus air an glòrachadh air dòigh cho soilleir, cho dealrach, cho òirdheirc agus cho neo-chrìochnach, ionnus gur iongantas sìorruidh so do luchd-àiteachaidh nèimh agus na talmhuinn.

Cha n-è mhàin gu'n do *ghabh* Dia an ìobairt mhòr so, ach is è gràdh Dhé féin a *dh'ullaich* ì air tùs. Thàinig Criosd anns an fheòil. Is tiodhlac o ghràdh Dhé Criosd, agus O! cia mòr an tiodhlac sin! "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug è aon-ghin Mhic féin chum as ge b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shìorruidh aige." *Eòin* 3. 16. Am bheil thu da rìreadh a' creidsinn gur è Iosa Mac Dhé? Matà, ciod ach gràdh—gràdh do pheacaich—an tiodhlac sin a bhuileachadh air daoine? Agus ciod ach gràdh a bheireadh air Criosd teachd do'n t-saoghal so? e-féin an fhianuis, an teachdair an tiodhlac, agus an guth a' foill-

seachadh gràdh Dhé, an t-Athaìr! Am bheil thus' ag ìarraidh fios 'fhaotuinn ciod a tha ann an cridhe caomh an Athar dhuit? Cha do chaomhainn è a Mhac féin. Am b'urrainn thu dearbhadh na's mò na sin ìarraidh air iochd an Athar? Cò dhà bu dàna smuaineachadh air an dearbhadh so, gus an tug Dia féin è? Am bheil thus' ag ìarraidh fios 'fhaotuinn air an iochd agus air a' ghràdh a bha 's a tha dhuit ann an cridhe blàth Chriosd? Freagradh gach focal 'n a eachdraidh a' cheist. Nach do dhealraich gràdh 'n a shùil; nach do labhair gràdh ann am fuaim a ghuth, agus nach do nochd gràdh e-féin anns gach focal a thàinig ás a bhéul, agus nach robh gach obair a rinn è air a lìonadh le gràdh, fhad 's a bha è 'saothrachadh gu foighidneach, gun sgìos air thalamh? An do thilg è riamh aon neach air falbh uaith? An dubhairt è riamh ri neach air-bith tha thu ro ghràineil gu bhi air do ghabhail leam-sa? An Tì a shuidh aig biadh ann an tigh Lébhi, an cìs-mhor, an urrainn teagamh a bhi agad nach gabh è riut-sa? An Tì a labhair cho caoimhneil ris a' mhnaoi aig tobar Iacoib, agus ise ag éisdeachd ris, 'us esan a' labhairt mu'n Athair, agus ag ìnnseadh dhì gu'm bheil an t-Athair ag ìarraidh pheacach bochd, ciontach, mar bha i-féin, gu bhi 'n an luchd-aoraidh dhà, agus ag ràdh rithe mar fhreagairt d'a feòrachadh mu thimchioll a' Mhesiah, "Is mise e a tha 'labhairt riut,"—an urrainn teagamh a bhi agad ann an gràdh an Tì sin do pheacaich? An saoil thus' an robh féum aig a' mhnaoi ud air tuilleadh dearbhaidh air a ghràdh an déigh dhà labhairt rithe, agus an déigh dhì-se fios 'fhaotuinn cò an

Tì a bha 'labhairt rithe? Làthaireachd Chriosd aig an tobar—Cruthaidhear an t-saoghail—'g a ìlseachadh féin cho ìosal 's ag ìarraidh air boirionnach bochd, ciontach cupan uisg' a thabhairt dà chum e-féin ùrachadh, agus ag ìarraidh sin uaipe amhàin a chum a cridhe-san 'fhosgladh agus a chum a treòrachadh gus an t-àrd bheannachd ìarraidh air-san, agus mar sin a' deanamh rathaid réidh dhà chum an t-uisg beò a thoirt dhì—cò ás a thàinig sin uile ach o ghràs neo-chrìochnach a's dèarbh-bheachd dheth-féin do gach cridhe, cho luath 's a dh-aithnichear leis è gu ceart?

So anis, matà, an Slànuighear a ghabhar le creidimh. "Ach a mheud as a ghabh ris, thug e dhoibh cumhachd a bhi 'n an cloinn do Dhia, eadhon dhoibh-san a tha 'creidsinn 'n a ainm." *Eòin* 1. 12. Is ānn le *gabhail* ri Criosd a bhitheas tu air do theàrnadh. Cuimhnich is ann le Criosd féin amhàin a bhitheas tu air do theàrnadh, agus cha n-ānn idir le airidheachd, nò éifeachd a ta *anns a' ghnìomh leis an gabh thu ris.* An t-sùil a shocraicheas i-féin air Iosa, chì ì ànn ìomhaigh an Dé neo-fhaicsinnich, agus aithnichidh ì le amharc air-san gur "gràdh Dia." A' chluas a dh-éisdeas ri Iosa, cluinnidh agus gheibh ì o 'bhéul féin dearbh-bheachd air gràdh Dhé ás am faod gach aon anam òl gu saor, agus o nach 'eil an ciontach a's gràineile air a ghlasadh amach. An cridhe sin a ghabhas ri Iosa, gabhaidh è slàint agus a' bheatha mhaireannach. Na'n leigeadh tu dhìot na teagamhan bochd sin a ta agad umad-féin, agus na'n aithnicheadh tu da rìreadh cò è Iosa, agus ciod an teachdaireachd air an tàinig è do'n t-saoghal so—bheireadh sin

dheth-féin ort a mhothachadh gur è do bheatha teachd d'a ionnsuidh—nach diùltar aon neach a thig d'a ionnsuidh—bhitheadh do chridhe air 'fhuasgladh o gach teagamh, agus gheibheadh tu thu-féin aig do dhachaidh 'an làthair do Thighearna fìor ghràsmhor.

"Seadh," arsa tusa, "na'n robh mise 'n a làthair! Hò! nach robh mise ameasg an t-sluaigh ud 'nuair a shìn a' bhean amach a làmh agus a bhean ì ri Iosa! Hò! nach robh mise faisg air a' chrann-chéusaidh, 'nuair a labhair an gaduiche 'us è fo smachd a' bhàis, a' lan-chreidsinn ann an Criosd!" Mo lèughadair ionmhuinn, cha robh éifeachd theàrnaidh air-bith anns na nithe sin 'fhaicinn leis an t-sùil, no 'n an cluinntinn leis a' chluais. Nach lìonmhor neach a chunnaic agus a chuala Iosa fad a chuairt air thalamh, nach 'fhaca maise na's mò ànn gu'n ìarraidh ìad e', na chithear le mòr shluagh a chluinneas agus a léughas m'a thimchioll air an là an diugh. Dh-fhaodadh an t-sùil nadurrail Criosd 'fhaicinn, agus a' chluas nàdurrail a ghuth a chuinntinn; seadh dh-fhaodadh an cridhe féin smuaineachadh air gu teànn, ach is è *creidimh* a chitheadh è da rìreadh, a dh-éisdeadh ris da rìreadh, a ghabhadh ris da rìreadh, agus a dh-aithnicheadh da rìreadh cò è. Is è *sin amhàin* a b'urrainn làn fhios air sìth a thoirt do'n anam.

Abair gu'n d'rinn luchd-àiteachaidh dùcha ceannairc, no àr-amach an aghaidh rìgh laghail na tìre. Ach is duine còir, caoimhneil, fadfhoighidneach an rìgh; cha n-àill leis céuman fiadhaich, garbh, garg a ghnàthachadh air bãll a chum na ceannaircich ud a chìosnachadh agus a

thoirt gu ùmhlachd. 'An àit sin a dheanamh, buinidh è riu le gràdh mòr, a' gnàthachadh gach meadhoin, a b'urrainn cridhe gràdhach a dheilbh, a chum an toirt air an ais gu ùmhlachd dhà. Cuiridh è teachdairean glice d'an ionnsuidh—cuid diubh ann an inbhe àrd agus cuid ann an inbhe ìosal—a chum an comhairleachadh, am misneachadh, a chum rabhadh a thoirt doibh agus guidhe orra pilleadh. Ach cha phìll ìadsan an déigh sin uile. Tha ìad cho ceannairceach 's a bha ìad riamh, agus an cridheachan a' sìor-chruadhachadh na's mò agus na's mò. Mu dheireadh bheir an rìgh ionnsuidh chaoimhneil eile air an cìosnachadh. Cuiridh è a mhac féin d'an ionnsuidh, ach cha n-ānn le armailt mhòir a chum dìoghaltas a dheanamh air an eas-ùmhlachd, agus a chum ìad-féin a sgrios le teine agus claidheamh mar thoill ìad ; cha n-ānn idir, ach a chum fritheāladh dhoibh 'n an uireasbhuidh. Thàinig am Mac anis ann an éideadh fior iriosal, agus chithear è ud, ameasg nan ceannairceach, 'us è nis a' saothrachadh 'n am measg gu caomh, caoimhneil,—a' sìtheachadh am bròin—a' slànachadh an créuchdan—a' fritheāladh d'an easbhuidhean air gach dòigh—ag ìnnseadh dhoibh gu'm bheil mòr thruas aig 'Athair riu—gu'm bheil è ullamh agus toileach an gabhail air ais air bāll—agus làn mhaitheanas anns na chaidh seachad a thoirt do gach aon diubh a philleas ris, a ghéilleas dà, agus a tha toileach a thròcair a ghabhail. Ach aig an àm chéudna, tha am Mac ag ìnnseadh dhoibh gu soilleir gu'm bàsaich gach duine ceannairceach nach pìll gu ùmhlachd. Agus ciod anis an toradh a thigeadh á cùis mar sin ? Bhitheadh an toradh do réir na dòigh air

*an gabhadh sluagh ri mac an rìgh.* An sluagh, mo chreach ! a' mhòr chuid, a ta suidhicht' air olc agus air an cruadhachadh ann an ceannairc, a' deanamh tàire air an éideadh ìosal, bhoc, neo-sgìamhach anns am facas mac an rìgh, cha chreideadh ìad idir gu'm b'è mac an rìgh. Cha b'fhìach leo idir, mar mhac rìgh, duine cho ciùin, cho iriosal agus cho gràdhach. Is ànn a dheanadh ìad, an lorg nam buaidhean sin, fanaid agus dìmeas air. Dh-fhaodadh beagan sluaigh a bhi 'n am measg a bha toileach dealachadh ri comunn nan ceannairceach, ach a bha fathast fo theagamh an gabhadh maitheanas faotuinn gus an tàinig mac an Rìgh. Chitheadh ìad sin 'n a ghnùis, chluinneadh ìad 'n a bhriathraibh, agus gheibheadh ìad 'n a uile shlighibh, nithe maiseach leis am bitheadh ìad air an tàladh gus am muinighin a chur ànn; agus gus an deanamh cìnnteach air maitheanas o'n rìgh, 'athair. Gheibheadh ìad gach nì do réir mar dh-aithnicheadh ìad da rìreadh cò è agus ciod è am mac. Ah seadh, agus cò riamh d'am aithne gur è Iosa Emànuel, Dia maille ruinn—cò riamh a chunnaic 'n a theachd, ann an gràdh agus ann an tròcair do'n t-saoghal cheannairceach so " gu'n robh Dia ann an Criosd, a' deanamh an t-saoghail réidh ris-féin, gun a bhi a' meas an cionta dhoibh"—gun a choguis a bhi air a sìtheachadh, a chridhe air a dheanamh socrach, agus 'anam air a neartachadh gu aideachadh gur è Iosa a Shlànuighear, a chuibhrionn, agus na h-uile nithe dhà ?

Ach is beag a labhair sinn fathast air an àrd theagasg so. Dh-fhaodadh na chaidh a ràdh a bhi air a labhairt 'nuair a bha Iosa ag imeachd air

an talamh so, cho maith 's a dh-f haodar a ràdh 'us è nis air deas làimh Dhé. Bha Iosa beò ach dh'fhuilig è am bas 's an déigh sin thogadh suas o na mairbh è, agus chaidh è suas air nèamh, far am bheil è beò gu sìorruidh gu eadar-ghuidhe 'dheanamh, agus o nèamh chuir an t-Athair an Spiorad Naomh anuas, ann an ainm a Mhic, a dh-f hoillseachadh na h-éifeachd a ta 'n a ainm, agus a dh-ìnnseadh cho cìnnteach 's a tha slàint shìorruidh do na h-uile 'chreideas ànn. Bha obair aig Criosd ri dheanamh airson an duine, cho maith ri teachdaireachd a thoirt o Dhia. 'Nuair a dhùisgear a' choguis gu ceart mhothachadh air peacadh, aithnichidh neach gu làn gur peacadh am peacadh, agus gu'm féumar dealachadh ris, mu'm faodar seasamh an làthair an Dé naoimh. Tha gràdh ann an Dia agus gràs ann an Iosa a dh-f haodas ar cridheachan a thàladh agus a tharruing le muinighin d'an ionnsuidh, an déigh do ar sùilean a bhi air am fosgladh. Ach tha Dia naomh agus is è Criosd dealradh a naomhachd agus a ghràis, agus ciamar a sheasas peacaich, mar tha sinne, an làthair Dhé, no ciamar a dh-amhairceas sinn air dealradh a làthaireachd ? Is ceist sin a dh-f héumar a f hreagairt a chum sìth a thoirt do'n choguis, agus a chum làn mhuinighin agus làn f hois a thoirt do'n chridhe. Matà, gheibhear làn f hreagairt do'n cheist sin ann an Iosa. Cha n-ànn 'n a bheatha, ach 'n a bhàs. Cha n-ānn anns a' ghràs bheò a dhealraich amach 'n a oibribh, agus 'n a bhriathraibh, agus 'n a shlighibh uile, ach ann an dòrtadh 'f hola agus anns an dearbhadh a ta againn o aiseirigh Iosa gu'n robh 'fhuil air a gabhail leis an Athair, agus gu'n tug è air falbh

peacadh le e-féin a thabhairt suas mar ìobairt. Seadh cha bu leòr le Iosa gràdh an Athar 'fhoillseachadh do pheacaich—sheas e-féin an làthair Dhé mar fhear-ionaid 'an àit nam peacach, agus chrìochnaich è a bheatha air thalamh le làn ùmhlachd a thoirt do lagh Dhé, le e-féin a dheanamh 'n a pheacadh air ar son-ne, agus dh'fhuilig a cheànn glòrmhor, naomh na buillean ceartais sin a thoill sinne an lorg ar peacaidh, agus dh'òl è gach aon bhoinne de chupan corruich Dhé, a ta naomh agus ceàrt, thug è, mar gu'm b'eadh, ás ar làmhan féin è, agus chuir è 'n a làimh féin è. Ann an sin uile làn-ghlòraich è Dia. Iosa bheannaichte ! nach ìosal a chrōm thus' thu-féin ! Cia mòr na tuiltean bròin agus uamhais leis an robh do chridhe caomh air a shàrachadh ! Agus fathast Thusa coimhlionta—sàr choimhlionta ann an tomhas neo-chrìochnach, ameasg nan àmhghar do-labhairt sin uile !

Mo léughadair ionmhuinn, so dhuit anis freagairt do d'cheist mu'n pheacadh. Is ann fo uallach do-iomchair a' pheacaidh a dh'fhuilig Iosa cràdh ro ghéur, a rinn è osnaich agus a fhuair è bàs. " An sin an uair a ghabh Iosa am fìon geur, thubhairt e, Tha e crìochnaichte : agus air cromadh a chinn da, thug e suas a spiorad." *Eòin.* 19. 30. " *Tha è crìochnaichte !*" Mar sin thubhairt Iosa beannaichte 'us è nis a' tabhairt suas a spioraid. Agus an saoil thus', a léughadair ionmhuinn, nach robh fios aige air meud na h-oibre mòir' a thugadh dhà ri dheanamh—nach robh fios aige ciod a bha aige ri *fhulang* agus ri *dheanamh* ann an oibreachadh amach slàinte do na h-uile a chreideas ànn tre

ghràs? Tha Criosd ag ràdh, "Tha è crìochnaichte," agus tha Dia a' cur a shéula ri crìochnachadh na h-oibre ann an suas-thogail Chriosd le buaidh chaithream o'n uaigh. Is ānn 'airson ar cionta a thugadh thairis Iosa'; agus mur bitheadh éirig air a toirt airson ar cionta, mur bitheadh, mar tha Iosa féin ag ràdh, gu'n robh na h-uile nithe air an crìochnachadh, ciamar a b'urrainn Dia a thogail o na mairbh? Ach thog Dia Iosa o na mairbh, agus chunnacas è le fianuisean taghta, daoine a bha, fad dhà fhichead là, ag ith agus ag òl maille ris an déigh 'aiseirigh, agus a bha fad am beatha an déigh sin a' deanamh fianuis air aiseirigh Iosa;—fianuis a bha air a séulachadh le fuil na cuid 'bu mhò dhiubh. Rinn ìadsan fianuis air na chunnaic agus na chual' ìad. Ach bha féum air fianuis eile chum na nithe nach fhaca agus nach cual' ìadsan ìnnseadh gu soilleir. Agus aig an àm iomchuidh thàinig an fhianuis sin. Chunnaic na deisciobuil an Tighearn an déigh dhà éirigh, agus chual' ìad a ghuth air thalamh, agus chunnaic ìad è 'dol astigh do nèamh; ach ciod a thachair an déigh dhà 'dhol astigh do nèamh? féumar sin ìnnseadh amhàin leis an AON a ta comasach fianuis a dheanamh air. Agus ciod a tha **è** nis ag ìnnseadh dhuinn? Ann an labhairt air Iosa, d'an dreuchd Dia a ghlòrachadh, tha Dia féin ag ràdh, "Nuair a ghlan e ar peacaidhean troimh e-féin, shuidh e air deas làimh na mòrachd anns na h-àrdaibh." *Eabh.* 1. 3. Tha è 'labhairt air "an dòchas a tha againn mar acair an anama, araon cinnteach agus daingean, agus a théid a steach do'n ionad sin a tha'n taobh-stigh de'n bhrat-roinn, far," mar tha

Dia féin ag ràdh, " an deachaidh an roimh-ruith-fhear a steach air ar son-ne, eadhon Iosa, a rinn-eadh 'n a àrd-shagart gu sìorruidh a réir òrduigh Mhelchisedeic." *Eabh.* 6. 19, 20. Tha Dia féin ag ìnnseadh dhuinn, " air teachd do Chriosd 'n a àrd-shagart nan nithe maithe a bha ri teachd, tre phàilliun bu mhò agus bu diongmhalta, nach d'rinneadh le làmhaibh, sin r'a ràdh, nach robh do'n togail so; agus cha b'ann tre fhuil ghabhar agus laogh, ach tre 'fhuil féin a chaidh e steach aon uair do'n ionad naomh, air dha saorsa shiorruidh fhaotuinn dhuinne." *Eabh* 9. 11, 12. A dh'aon fhocal tha Dia féin 'g ar deanamh làn-chìnnteach gu'm bheil fuil Iosa, a chaidh a dhòrt-adh air thalamh, air a gabhail air nèamh, mar fhuil anns am bheil luach 'us éifeachd cho mòr ionnus gu'm bi peacaidhean agus éuceartan nan uile a chreideas ìnnte, cha n-è mhàin air am maitheadh dhoibh, ach fòs air an dì-chuimhneach-adh; " Oir le aon ìobairt rinn e chaoidh foirfe iadsan a ta air an naomhachadh. Agus tha an Spiorad Naomh mar an ceudna a' deanamh fianuis duinne air na nithibh so : oir an déigh dha ràdh roimh, is e so an coimhcheangal a ni mi riu an déigh nan làithean ud, tha an Tighearn ag ràdh, Cuiridh mi mo reachdan 'n an cridhe, agus sgrìobh-aidh mi iad air an inntinn : *agus am peacanna agus an eucearta* cha chuimhnich mi ni's mò." *Eabh.* 10. 14-17.

Sin anis, mo léughadair ionmhuinn, teisteanas Dhé air pearsa agus air obair Iosa, a Mhac gràdh-ach. Is ann le creidsinn anns an teisteanas sin a gheibh sinn *dearbh-bheachd* air slàint. Ach gu tric is gànn a chreideas muinntir teachdair-

eachd gu lān gus am faic ìad gu'm buin ì, no gu'm bheil ì chum féum dhoibh-féin. Is ānn an uair a chì thu bho dhearbhadh agus o ùghdarras soilleir gu'm buin an ni, a thatar ag ìnnseadh, dhuit-féin a thig thu gu gabhail ris mar fhìrinn. Na'n ìnnseadh neach dhuit gu'n "do chaochail duine saoibhir thāll ann an Russia beagan làithean roimhe so agus gu'n d'fhàg è dìleab mòr," dh-éisdeadh tu ris an teachdaireachd le aire glé bheag. Chreideadh tu ì mar nì ris nach robh gnothach agad. Ach cluinn gu'n d'rinn "an duine saoibhir ud dìleabach dhiot-féin air a shaoibhreas mòr uile." Anis bheir thu deadh aire do'n naigheachd. Ach geda chuala tu gu'm buin an naigheachd dhuit-féin, is gānn is urrainn thu sin a chreidsinn. "Cò," arsa tus', "a dh-fhàgadh oighreachd agam-sa ann an Russia? Cha n-'eil luchd-dàimh, no caraid, no fear-eòlais air-bith agam-sa 's an tìr sin. Cha n-urrainn an naigheachd a bhi fìor idir." Is maith is aithne dhuinn mar dh-oibricheas an ìnntinn fo chùis mar sin. Faodaidh an teachdaireachd a chuala tu 'bhi fìor, ach is maith leat làn dearbhadh soilleir 'fhaotuinn air a' chùis mu'n socraich thu do chridhe air an dìleab mar nì cìnnteach dhuit. *Anis is ānn mar sin a gheibhear a' chùis do thaobh an t-soisgeil.* Faodaidh tu fìrinn bheannaicht' an t-soisgeil a chluinntinn, agus aontachadh leis an fhìrinn sin air dòigh fhuasgailte, chumanta, cho fad 's a gheibhear thu gun mhothachadh ceart gu'm bheil gnothach agad-féin ris an t-soisgeul. Ach an uair a dhùisgear do choguis agus a chì thu do pheacadh agus do thruaighe, agus a mhothaicheas tu truimead do chionta nis a' bualadh ort gu trōm,

agus a thig slàint d'anama gu bhi 'n a ceist ort, an sin bithidh fios agad cia duilich leat an soisgeul a chreidsinn, agus mothaichidh tu gu'm feùm thu dearbhadh 'fhaotuinn air o'n ùghdarras a's àirde chum sìth cheart a thoirt do d'anam. Anis, matà, mo léughadair, is ann an so a choinnicheas Dia ruinn 'n a ghràs. Gun teagamh tha féum againn air an dearbhadh a's àirde air teachdaireachd an t-soisgeil. Ach ciod an t-ùghdarras? ciod an dearbhadh a b'àill leat? An urrainn thu ùghdarras na's àirde na Dia féin 'fhaotuinn? Agus nach è Dia féin ùghdair an t-soisgeil, a tha gu soilleir a' foillseachadh nan nithe sin dhuit 'na fhocal? "Mar tha Dia fìrinneach," deir an t-Abstol, "cha b'e ar còmhradh ribh-se Seadh agus cha-n Eadh. Oir Mac Dhé Iosa Criosd, a shearmonaicheadh 'n 'ur measg-se leinne, eadhon leam-sa agus le Siluanus, agus le Timoteus, cha robh e 'n a Sheadh agus 'n a cha-n Eadh, ach annsan bha Seadh." 2 *Cor.* 1. 18, 19. Is è Iosa Criosd, Mac Dhé, a shearmonaich na h-Abstoil, agus "mar tha Dia fìrinneach" b'è sin an cìnnteas daingnichte—àrd theisteanas nan uile nithe a dh'fhoillsich 's a theagaisg ìad. Am b'àill leat tuilleadh seach sin? Iosa Criosd, Mac Dhé agad mar *chuspair* do chreidimh; agus fìrinn Dhé féin, an àrd fhianuis, agad mar stéidh do chreidimh. "Mar tha Dia fìrinneach!" Gu cìnnteach geda bhitheadh mìle anam aig neach gu bhi air an teàrnadh, bu leòr sin dhoibh uile.

Cuimhnich, matà, gur è creidimh gabhail ri fianuis Dhé gu toileach. Féumar a gabhail mar fhianuis Dhé, oir mur gabh, cha n-'eil creidimh idir agad ann an Dia. Eisdidh creidimh ris an

ni a tha Dia ag ràdh—agus freagraidh è dhà, ag ràdh gu'm bheil Dia fìrinneach; agus cha n-è mhàin gu'm bheil è fìrinneach, ach gu'm *bheil Dia fìrinneach* a tha 'toirt na fianuis. Is ann air *fìrinn—air firinneachd* Dhé féin, a gheibh an t-anam fois. Tha Dia a' tabhairt fianuis mu Iosa : an neach a ghabhas an fhianuis sin tha è 'cur a shéula ris, gu'm bheil Dia fìor ! Cia làidir am bōnn sin a chum an t-anam a shocrachadh air gu sìorruidh !

Is ann mar sin a chreid Abraham 'n a là féin. Labhair Dia ris, agus "chreid Abraham Dia." Faodaidh neach creidsinn anns an fhìrinn—gu'm bheil Dia ānn, agus gur è Dia Israeil, no Dia nan Criosduidhean, an Dia fìor. Ach cha dean sin an gnothach dheth-féin. Tha Dia a' labhairt, agus creididh fìor chreidimh è. Creididh è focal Dhé, gabhaidh è fianuis Dhé, a chionn gu'm bheil è 'g a creidsinn. Ach faic anis mar dh-fhaodas neach a bhi air a mhealladh do thaobh a chreidimh. Faodaidh mì fìrinnean na diadhachd a chreidsinn uile, do bhrìgh gu'n robh ìad air an teagasg dhomh le mo mhàthair 'us le m' athair, 'nuair a bha mì òg, no do bhrìgh gu'm bheil an eaglais, anns an robh mì air mo thogail, a' creidsinn ànnta, no do bhrìgh gu'm bheil am ministear a's taitniche leam 'g an searmonachadh, no do bhrìgh gu'm bheil mì 'g am faotuinn air am mìneachadh le ùghdairean diadhaidh, no do bhrìgh gu'm bheil ìad a' còrdadh ri réusanachadh 'm ìnntinn féin, mar nithe a ta fìor. Ach cha chreidimh sin uile; is è sin ri ràdh cha chreidimh diadhaidh è, cha chreidimh teàrnaidh è. Faodaidh gur creidimh è ann mo phàrantaibh, anns

an eaglais, ann mo mhinistear, ann mo chuid leabhraichean, ann mo thuigse féin—ach cha *n-è sin creidimh ann an Dia.* Agus cha n-urrainn è sìth a thoirt do m'anam. Is ann ri Dia féin a tha mo ghnothach anns gach uile ni a bhuineas do mo theàrnadh, no do mo dhìteadh, agus cha n-urrainn ni sam-bith na's lugha na guth Dhé féin sìth agus dearbh-bheachd a thabhairt domh. Cha n-ānn do mo phàrantaibh, no do'n eaglais, no do mo mhinistear, no do mo réusan féin a tha agam ri cùnntas a thoirt, ach do Dhia. Ciod, matà, is urrainn mo dheanamh cìnnteach ach guth Dhé féin? Càit an cluinnear a ghuth? *Ann "am focal a ghràis."* Is ann le oibreachadh cumhachdach a Spioraid a bheirear a ghuth gu soilleir, dìreach a dh-ionnsuidh mo chridhe, agus a dh-fhosgailear mo chridhe chum éisdeachd ri guth Dhé féin air thoiseach air gach guth eile. Ach is ann leis an fhocal a tha an Spioraid ag oibreachadh air a' chridhe. Is ann o éisdeachd a thig creidimh, agus éisdeachd tre fhocal Dhé. ***Ròm.*** 10. 17. Agus aréir sin tha sinn a' léughadh mu "éisdeachd a' chreidimh." *Gal.* 3. 2. Agus ciod è sin "éisdeachd a' chreidimh?" Tha dìreach éisdeachd focail Dhé—fianuis Dhé mu Chriosd—*mar Fhocal Dhé—mar fhianuis Dhé.* "Uime sin a ta sinne mar an ceudna a' toirt buidheachais do Dhia gun sgur, do bhrìgh 'nuair a ghabh sibh ri focal Dé a chuala sibh uainne, gu'n do ghabh sibh ris cha-n ann mar fhocal dhaoine, ach, (mar is e gu fìrinneach,) focal Dé, a tha 'g oibreachadh gu h-éifeachdach annaibh-sa a ta 'creidsinn."—1 *Tes.* 2. 13. Faodar Abstol, ministear, pàrant, caraid, leabhar, no trachd a ghnàthachadh mar

mheadhon a chum focal Dhé a mhìneachadh dhomh; ach is è am focal a ghabhail h-ugam *mar fhocal Dhé féin*, agus cha n-ann mar fhocal duine, a ni creidimh teàrnaidh dhomh. A dh' aon fhocal is è sin amhàin a bheir dhomh *dearbh-bheachd air slàint.*

"Seadh, seadh," arsa tusa, "tha sin uile ag ràdh, no ag ìarraidh a dheanamh amach gur creidmhich sinn. Ach sin ni nach urrainn mis' a ràdh de mo thaobh féin; oir tha eagal òrm nach creidmheach idir mì."

Cha n-éilear ag ràdh sin idir. Thog thu dochair mì, agus sin air iomadh dòigh. *Anns a' cheud àit*, gheibhear a' chuid a's mò de na labhair sinn ag ràdh nach 'eil annad-sa ach peacach ciontach, càillte, mìllte, bochd. Tha teagasg na fìrinn ag ìnnseadh dhuit gu'n do ghràdhaich Dia do leithid-sa—gu'n do chuir è a Mhac féin do'n t-saoghal a shaoradh do leithid-sa—gu'n tug è thairis Iosa gu bàs a' chruinn-chéusaidh airson do leithid-sa—gu'n do ghabh è fuil agus bàs Iosa mar ìobairt-réitich airson do leithid-sa—gu'm bheil è gu saor a ' toirt maitheanais do d' leithid-sa, agus gu'm bheil è a' làn-fhìreanachadh do leithid-sa gu sìorruidh, 'nuair a gheibhear thus' a' làn-mhoth-achadh d'fhéum air na nithibh sin agus a' cur do dhòchais anns na rinn è air do shon. Cha b'ānn idir an déigh dhuinn fàs 'n ar creidimhich a thòisich Dia air sinne 'ghràdhachadh. Cha b'ānn an déigh dhuinn fàs 'n ar chreidmhich a nochd è a ghràdh dhuinn, agus a thug è Criosd a chum ar teàrnadh, "Oir air dhuinne bhi fathast gun neart, ann an àm iomchuidh bhàsaich Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh." "Ach a ta Dia a'

moladh a ghràidh féin duinne, do bhrìgh an uair a bha sinn fathast 'n ar peacaich gu'n d'fhuiling Criosd bàs air ar son." *Ròm.* 5. 6, 8. Thug Dia dhuinn làn dearbhadh 'nuair bu choigrich agus bu dhearg naimhdean dhà-san sinne.

Ach *anns an dara h-àit*, ciod è sin a bhi a'd' chreidmheach? Is cosmhuil thusa ri neach leis am b'àill ainm agus coslas àraid air-leth a chuir suas dha-féin mar chreidmheach, agus air dhuit a bhi a'd' chreidhmeach àraid, ainmeil ghabhadh tu sòlas dhuit-féin anns a' chùis sin. Ach am bu chreidimh ann an Criosd sin? Am bu shòlas ann an Criosd, an sòlas a thig o'n t-seòrsa creidimh sin? Nach bu sheòrsa féin-fhìreantachd ghrìnn è? Cha n-'eil thus' ag earbsadh annad-féin gur fìrean thu, mar bha na Phairisich a' deanamh, ach nach 'eil thu nis ag earbsadh annad-féin gur creidmheach thu, agus a' togail sòlais dhuit-féin o do chreidimh féin, 'nuair bu choir dhuit sòlas a ghabhail o Chriosd, anns am bheil d'earbsadh agus o fhianuis Dhé *anns am* bheil thus' a' creidsinn? Ceadaich dhomh a chuimhneachadh dhuit arìst nach 'eil ann an creidimh ach *amhàin fear-gabhail*, ann an obair a' chreidimh. Cha n-'eil ann an creidmheach dheth-féin ach peacach ciontach, càillte, mìllte, truagh, no neach è aig am bheil a chridhe air 'fhosgladh a chum 'fhaicinn ann am breith, agus ann am beatha, agus ann am bàs, agus ann an aiseirigh, agus ann an dol-suas Iosa, agus ann am fianuis Dhé mu thimchioll Iosa, iomadh dearbhadh air gràdh Dhé dhà *mar tha è*—dearbhadh gu'n do bhàsaich Criosd air a shon *mar tha è*, agus gu'n d'eirich Criosd o na mairbh, a bhàsaich

air a shon *mar tha e*, agus gu'm bheil è nis air deas làimh Dhé. Is è àrdachadh so Chriosd a dh-ionnsuidh àit' a' chumhachd a's àirde an dearbhadh mòr a ta againn-ne gu'm bheil peacaidhean a shluaigh, a dh'iomchair è air a' chrannchéusaidh, air an glanadh air falbh gu bràth. Tha'n creidmheach air a dheanamh cìnnteach anns na nithibh sin uile, do bhrìgh gu'n do labhair Dia ìad. Creididh è Dia gu'm bheil ìad uile mar tha Dia féin ag ràdh.

Anis *anns an treas àit*, their thusa, "Cha n-urrainn mis' fhaicinn, cha n-urrainn mis' a dheanamh amach gur creidmheach mì." Theagamh nach eadh : agus mur creidmheach thu fathast, is mòr an tròcair do d'anam lán dearbhadh 'fhaotuinn nach eadh. Ach am bheil no nach 'eil thusa nis a' creidsinn na chaidh ìnnseadh dhuit anns an leabhran so? "O tha mis' a' creidsinn," arsa tusa, "gu'n do chuir Dia a Mhac do'n t-saoghal so—tha mis' a creidsinn gur è Iosa Mac Dhé—gu'n do bhàsaich è airson ar peacaidhean—agus gu'n d'éirich è rìst o na mairbh. Tha mis' a' creidsinn sin uile ach"—Ah, stad na abair tuilleadh an dràst. Thuirt thu gu leòr air an àm. Tha thu nis ag ràdh gu'm bheil thu nis a' creidsinn nan nithe beannaichte sin. Ach carson a tha thu 'g an creidsinn? Ciod a tha 'g a do dheanamh làn-chìnnteach gur fìrinn ìad? An ann a chionn gu'm bheil do phàrant, do mhinistear, no an eaglais 'g an aideachadh? An è do fhreagairt, "Cha n-ann, ach tha mis' a' creidsinn nan nithe sin a chionn gu'n d'fhoillsich Dia ìad mar fhìrinn." Agus am bheil thu nis a' creidsinn gu'm bheil Dia a' labhairt na fìrinn

*an comhnuidh?* "Gu dearbh is mì 'tha! oir tha è neo-chomasach do Dhia bréug a dheanamh." Matà, léugh anis *Gnìomhra* 13. 38, 39. Tha thus' ag ràdh gu'm bheil thu nis a' creidsinn gur è Iosa Mac Dhé,—gu'n d'fhuilig è am bàs airson ar peacaidhean agus gu'n d'éirich è rìst o na mairbh agus gu'm bheil thu nis a' creidsinn nan nithe sin a chionn gu'n do labhair Dia ìad. So dhuit, matà, tuilleadh dearbhaidh air a' chùis o fhocal Dhé féin. "Uime sin biodh fhios agaibh-sa, fheara agus a bhràithre, gur ann tre'n duine so a ta maitheanas pheacanna air a shearmonachadh dhuibh: agus trid-san a ta gach neach a chreideas *air a shaoradh o na h-uile nithibh*, o nach robh e'n comas duibh 'bhi air bhur saoradh le lagh Mhaois." *Gnìomh.* 13. 38, 39. Am bheil teagamh agad anis? Am bheil imcheist ort ri sin? Nach ùghdarras focal Dhé air aon nì cho maith ri nì eile? Nach d'aidich thu-féin air an uair gur eadh? Ma's ānn amhàin a chionn gu'm *bheil Dia 'g a ràdh* a tha thus' a' creidsinn gu'm faighear maitheanas pheacaidhean, is aon thusa ris am bheil Dia ag ràdh, mar chreidmheach, gu'm *bheil thu air do shaoradh.* Nis ma's è aimhreit dhorch d'ìnntinn leis am bheil thus' air do chumail gun sealladh soilleir air a' chùis so, gu'n deònaicheadh Dia gu'm bi do dhorchadas air a sguabadh air falbh. Ach ma tha thusa 'g a do mhealladh féin le smuaineachadh gur creidmheach thu, agus tu fathast gun mhothachadh ceart idir agad gur peacach càillte, ciontach thu air do dhìteadh an làthair Dhé, gu'n deònaicheadh Dia gu'm bi do shùilean air am fosgladh anis. Is uamhasach an staid anns am fosgailear

sùilean mhìltean a ta beò an diugh fo ainm Chriosduidhean anns an tìr so, 'nuair a bhitheas è ro anmoch dhoibh ìarraidh a dh-ionnsuidh Chriosd. Mo léughadair ionmhuinn, gu'n deanadh an Spiorad Naomh do pheacadh a dhearbhadh ort-sa, am peacadh dubh, trōm fo'm bheil thu, mur 'eil thus' a' creidsinn ann an Criosd, agus a' gabhail ris gu toileach.

"Seadh," arsa tusa, "ach na'n robh an Spiorad Naomh agam shaoilinn nach bitheadh toradh cho gānn air 'fhaicinn annam. Gheibh mì mi-féin cho mì-thoileach agus cho mì-chomasach air maith sam-bith a dheanamh, agus olc ag oibreachadh annam, ionnus gu'm bheil eagal òrm nach creidmheach idir mì."

Mo charaid, is feàrr gu cìnnteach beatha gach aoin aig am bheil an Spiorad Naomh a' gabhail còmhnuidh ànn na beatha duine neo-ìompaichte, ach geda chitheadh tusa toradh an Spioraid gu soilleir, pailt agad-féin, cha b'ānn air sin a ghabhadh do shìth agus do dhearbh-bheachd suidheachadh. Agus cha n-ìarradh aon air-bith, aig am bheil fìor ghràdh do d'anam, do dheanamh cìnnteach mu thimchioll do shlàinte le do dheanamh cìnnteach gu'm bheil thu nis a' toirt amach toraidhean an Spioraid. Cha teachdaireachd idir an soisgeul dhoibh-san aig am bheil an Spiorad a chum a dhearbhadh dhoibh gu'm bheil ìad sàbhailt, ach is teachdaireachd è o Dhia do pheacaich bhochd, chiontach, ag ìnnseadh dhoibh gur è Iosa an Slànuighear; agus an uair a ghabhas sinn da rìreadh ris an teachdaireachd so, mar theachdaireachd o Dhia, tha sinn a' gabhail an Spioraid Naoimh. Is è obair an Spioraid leis an teachdaireachd, 'nuair a ghabhas

an t-anam astigh an teachdaireachd, a bheir dearbh chìnnteas dhuinn gu'm bheil sinn a' gabhail an Spioraid, mar sin bithidh fios againn cho iongantach 's a tha an teachdaireachd féin, fios air gràs Dhé a thug dhuinn ì, fios air gràdh Chriosd, agus fios mu phearsa agus mu oibribh Chriosd air am bheil an teachdaireachd a' labhairt ruinn.

Tha dà éifeachd a' teachd o làthaireachd an Spioraid, eadhon *Naomhachd* agus *Saorsa*. Is ì saorsa a' cheud éifeachd a thig. "Far am bheil Spiorad an Tighearna, tha saorsa an sin." 2 *Cor*. 3. 17. An neach anns am bheil an Spiorad a' gabhail còmhnuidh, no an creidmheach, chì è Dia air 'fhoillseachadh ann an Criosd agus air a ghlòrachadh leis an ìobairt iomlan a thug Iosa suas, ionnus, ged is truaillidh, neo-airidh agus aingidh an neach sin ànn-féin, gu'm mothaich è ànn-féin gu'm bheil dachaidh agus saorsa aige 'an làthair Dhé. Tre chreidimh chi è "glòir Dhé ann an gnùis Iosa Criosd." 2 *Cor*. 4. 6. Agus is ì ceud éifeachd an t-seallaidh sin, sìth agus saorsa thaitneach a thabhairt. Faic anis an *éifeachd naomhachaidh* a thig o'n Spiorad. "Air bhi dhuinne uile le aghaidh gun fholach, ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna, tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna, o ghlòir gu glòir, mar le spiorad an Tighearna." 2 *Cor*. 3. 18. Sin anis an t-òrdugh anns an tig an dà éifeachd mhòr sin o làthaireachd an Spioraid. Ach b'àill leats' a' cheud aon diu sin a chur 'an àit an dara h-aoin. Iarraidh tu *naomhachd* chum gu'm faigh thu *saorsa*. Tre chreidimh amhairc suas ri Iosa air

deas làimh Dhé, agus chì thu an làthair an Tì sin, a ghiùlain ar peacaidhean uile, cho làn 's a thug è air falbh na peacaidhean sin, agus cho làn-thaitneach 's a nochdar thu-féin leis am fianuis Dhé. Ma leanas tu air amharc suas, bheir an Spiorad comas dhuit air amharc na's mò agus na's mò, foillsichidh è dhuit an Cuspair air am bheil thus' ag amharc, agus bheir è thu céum air chéum gu bhi air "d'atharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna." Ach cha n-fhaighear an t-saorsa so gu bràth le do shùilean a philleadh air falbh o Iosa féin, chum ìomhaigh Iosa 'fhaicinn annad-féin. "Feuch Uan Dhé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail." Ag amharc air-san, tha thu saor: lean ag amharc air-san, agus gheibh thu cuid de chruth na glòire sin a tha cho maiseach a' dealradh 'n a ghnùis.

"Ach," arsa tusa, "nach 'eil comharraidhean Sgriobtuireil ānn leis an aithnichear Criosduidhean o mhuinntir eile?"

Gu dearbh tha. Ach cha n-fhaigh duine sìth agus dearbh-bheachd air slàint le creidsinn gur Criosduidh è, ach le faotuinn amach gur peacach caillte, truagh è, agus gur è Criosd an Slànuighear làn-fhoghainteach airson a leithid. Tha comharraidhean anns an Sgriobtuir leis an aithnichear fìor Chriosduidhean, agus tha iomadh crìoch aig na comharraidhean sin. Cuid diu chum cealgadairean 'fhaotuinn amach. "Ciod an tairbhe, mo bhràithrean, ged their aon neach gu bheil creidimh aige, agus gun oibre 'bhi aige? An urrainn creidimh a theàrnadh? *Seum.* 2. 14. Faodaidh duine sam-bith *a ràdh* gu'm bheil creidimh aige, agus 'oibrean a' dearbhadh nach

'eil aon srad de chreidimh teàrnaidh aige. An urrainn creidimh faoin, falamh mar sin a theàrnadh? Tha cuid de na comharraidhean a chum a thoirt air Criosduidhean faire 'dheanamh an aghaidh luchd-meallaidh. Nach tric a chluinnear muinntir ag ràdh ruinn gu dìan gu'm féum neach a bhi de'n fhìor eaglais—a' cìallachadh na h-eaglais aca-féin ciod-air-bith ì—no gu'm féumar òrduighean àraid a ghabhail le neach o luchd-dreuchd na h-eaglais. Ach nach luachmhòr ionnsuchadh o'n Sgriobtuir gur ìad amhàin *creidimh* agus *gràdh* na comharraidhean àrd-fhéumail. "Oir is sibhse uile mic Dhé *tre chreidimh* ann an Iosa Criosd." *Gal.* 3. 26. Agus arìst, "Tha fhios againn gu'n deachaidh sinn thairis o bhàs gu beatha *a chionn gu bheil gràdh againn do na bràithribh.*" 1 *Eòin* 3. 14. Cha mhìorbhuil, cha n-òrdugh, cha shealladh nuadh agus cha taisbeanadh, ach creidimh agus gràdh. Cuimhnich matà, ciod a tha Eòin ag ràdh, "Sgrìobh mì," deir Eòin, "na nithe so do 'ur n-ìonnsuidh, mu thimchioll na dream a tha 'g 'ur mealladh." "Ach," their thusa, "nach 'eilear ag àithneadh dhuinn sinn-féin a cheasnachadh, am bheil sinn 's a' chreidimh?" 2 *Cor.* 13. 5.

Léugh na briathran sin maille ris a' cho-theagasg, agus chì thu nach b'ì idir a' cheist co aca 'bu chreidmhich na Corintianaich, ach co aca 'b'Abstol, Pòl. Léugh o thoiseach an treas ruinn gu deireadh a' chóigeamh ruinn de'n chaibdeil, agus chì thu air bãll nach è do bheachd-sa seadh nam briathran sin idir. "O tha sibh ag ìarraidh dearbhaidh air Criosd a' labhairt annam-sa," . . . arsa Pòl, "ceasnaichibh sibh-féin, am bheil sibh 's a' chreidimh;

dearbhaibh sibh-féin; nach aithne dhuibh sibh-féin, gu bheil Iosa Criosd annaibh, mur daoine a chuireadh air cùl sibh." Tha'n t-Abstol an so a' labhairt ris an t-sluagh ud air an diadhachd féin —an creidimh ann an Criosd—mar làn dearbhadh gu'm b'Abstol esan, oir b' iadsan toradh a shaothair anns an Tighearn. Na'n robh teagamh aca gu'm bu Chriosduidhean iad-féin, dh-fhaodadh ìad cho maith sin teagamh a bhi aca gu'm b' Abstol, Pòl féin. Ach chì thu o na briathraibh ud gu'n robh ìad air an aideachadh mar mhuinntir aig an robh fios gu'm bu Chriosduidhean iad-féin.

"Ach," arsa tusa, "nach 'eilear ag radh ann an àit eile, 'Ceasnaicheadh duine e-féin, agus mar sin itheadh è de'n aran so, agus òladh è de'n chupan so'?" 1 *Cor.* 11. 28.

Tha gu cìnnteach : ach is ānn do fhìor Chriosduidhean a thatar a' toirt na comhairle sin, agus cha n-ānn a chum iad-féin a cheasnachadh a dh-fhaicinn an Criosduidhean ìad, ach a chum, air dhoibh a bhi 'n an Criosduidhean, gu'n rànnsaicheadh ìad an giùlain a dh-fheuchainn an robh ìad a' ceadachadh dhoibh-féin ni sam-bith a dheanamh nach 'eil freagarrach ri bòrd naomh an Tighearna.

"Ach féumaidh duine fios a bhi aige gu'n do chreid è ann an Criosd, chum fios 'fhaotuinn gu'm bheil è air a theàrnadh; ach cha dàna dhomh-sa sin a ràdh de mo thaobh féin," arsa tusa; "sin an aon dòigh agus an dòigh chumanta air am faigh sluagh fios air, agus is ì sin an dòigh Sgriobtuireil, ach cha dàna dhomh-féin a ràdh gur ì sin amhàin an aon dòigh, no idir an dòigh a's feàrr.

A dhuine ciod a tha thu nis a' ciallachadh? Ciod an dòigh eile b'urrainn a bhi ānn? Gabhamaid cùis-shàmhlachaidh. Na'n robh ciontach, abair duine mòr, fo bhìnn a' bhàis airson ceannairc a rinn è an aghaidh rìgh na tìre, ach an àit a thoirt amach ás a' phrìosan gu bhi air a chrochadh, mar thoill è, is ānn a tha litir-mhaitheanais air a sgrìobhadh agus air a séulachadh le làimh an rìgh, air a cur ann an làimh a' chiontaich mhòir sin, ag ìnnseadh dhà gu soilleir gu'm bheil a chionta air a mhaitheadh dhà gu saor, agus gu'n cuirear fa sgaoil è air bāll, ma ghabhas è an litir. Faodaidh tu 'bhi cinnteach nach ann māll a ghabhas è ris an teachdaireachd. Léumaidh è air a' phàipeir, glacar leis è agus cuiridh è 'n a bhroilleach è. Grad-fhosgailear anis dorsan a' phrìosan, bheirear amach am prìosanach, agus cuirear è 'n a sheasamh an làthair an rìgh; gabhaidh an rìgh ris gu caoimhneil, agus bheir è àit suidhe dhà fagus da-féin aig a bhòrd, agus tòisichidh è ri còmhradh ris gu saor, sòlasach, 'g a àrdachadh gu oifig na's àirde na bha riamh aige, agus a' cur iomadh onoir air nach robh aige roimhe sin. Am b'urrainn thus' a ràdh ann an cùis mar sin, gur è fios a bhi aig an duine mhòr gu'n do ghabh è an litir a thugadh d'a ionnsaidh anns a' phrìosan, *an aon dòigh* air am b' urrainn **è** fios 'fhaotuinn gu'm bheil maitheanas air a thoirt dà? Nach maith a fhaodar a ràdh, 'nuair a smuainichear air maitheas mòr, air caoimhneas iongantach, agus air fàbhar luachmhor an rìgh do'n duine chiontach —sochairean lìonmhor a fhuair è 'us è gun dùil riu, agus neo-airidh orra—gu'n robh è nis agus gu bràth an déigh sin, air a lìonadh cho mòr le

mothachadh tàingeil air maitheas mòr a rìgh, ionnus gur gānn a smuainicheadh è gu bràth amhàin air gabhail na litreach a thugadh dhà anns a' phrìosan? Ach am bheil teagamh aige mu fhàbhar a rìgh? Cha n-'eil idir. Tha gach nì mu 'thimchioll, gach nì 'n a bheatha féin, ag ìnnseadh dhà gach là nach 'eil àit teagaimh idir ānn. Mar sin, matà, do thaobh na cùis' air am bheil sinn a' labhairt an so. Tha soisgeul gràis Dhé nis a' teachd a dh-ionnsuidh na muinntir a tha dùinte 'stigh ann am prìosan dubh, dorch a' pheacaidh, agus fo chionta 'us fo dhìteadh, agus tha maitheanas agus saorsa a mhealtuinn air a thairgse dhoibh tre Chriosd, ma dh-fhosgaileas ìad an cridheachan a chum an teachdaireachd thaitneach sin a ghabhail. Agus O! cia freagarrach, cia fàilteach an teachdaireachd sin, a' teachd agus ag ìnnseadh a sgeòil do'n choguis agus do'n chridhe; agus ìadsan a ghabhas an deadh sgéul so, chì ìad cia iongantach an sgéul; gheibh ìad iongantas a ghràis a' sìor-fhàs ànnta-féin; bheirear astigh leis ìad fo thrusgan de iomlanachd Chriosd, agus cuirear 'n an seasamh an làthair Dhé ìad; cuairtichear ìad le boillsgeadh soluis agus gràidh; fàiltichear le Dia ìad mar a chlānn féin le tlachd 'us taitneas cho mòr, ionnus gu'n glaodh spiorad na h-uchd-mhacachd, Abba, Athair, gu toileach, aoibhneach 's an taobh-stigh dhiubh. Gu dearbh fàgar cìnnteach ìad leis gach uile ni a chì sùil a' chreidimh gu'm bheil ìad air an teasairginn agus tuilleadh—gu'm bheil ìad air an uchd-mhacachadh, air an séulachadh, air an ùngadh, air an crùnadh—ionnus nach ruigear a leas a ràdh idir gur ann o fhios gu'n do chreid

ìad ann an Criosd, amhàin a ta fios aca gu'm bheil ìad air an teàrnadh. Gluaisidh ìad anns an t-solus eadhon mar tha Dia 's an t-solus. Gabhaidh ìad còmhnuidh ann an Dia, agus gabhaidh Dia còmhnuidh ànnta-san; agus gheibh ìad ann an cuairt am beatha spioradail agus ameasg nan iongantas nèamhaidh a chithear ann an Criosd, dearbh-bheachd cho soilleir, cìnnteach air am beatha spìoradail 'sa tha aca gu'm bheil ìad anis beò 's an t-saoghal so, no bithidh ìad gun teagamh, gun cheist idir air a' chùis. Och ! is gānn an àireamh ann ar là, agus ann ar dùthaich-ne a a dh'iarr gu dùrachdach, dìchiollach làn dearbh-bheachd air slàint, agus mar sin a' socrachadh na ceiste mòire so eadar an anam agus Dia ! Is là laigse so ! Is dearbhadh brònach so gur bochd, ìosal a gheibhear ar staid araon 's an taobh-stigh dhìnn agus mu-n-cuairt duinn !

Tha dòigh na's àirde agus na's feàrr ānn air am faighear dearbh-bheachd, na'n dòigh sin a dh'ainmich thus' ag ràdh, "Gu'm féum duine fios a bhi aige gu'n do chreid è ann an Criosd, chum fios 'fhaotuinn gu'm bheil è air a theàrnadh." Is dòigh làn Sgriobtuireil sin. Ach ciamar a tha fios aige duine gur creidmheach è ? Ciamar a thuigeas mì gu'm bheil comas faicinn agam ? An ann le mo shùilean a thionndadh astigh ri cùl mo chinn, ag ìarraidh gun fhéum sealladh 'fhaotuinn de na nithibh dorch a tha anns an taobh-stigh dheth ? Gu cìnnteach cha n-ānn. Cha n-fhaighear sluagh cho faoin, neònach, amaideach ann an nithibh aimsireil, 's a gheibhear ìad ann an nithibh spioradail. Is maith a tha fhios againn gu'n

tilgear amach an solus 'nuair a chuirear an t-sùil ann an tōll dorchadais. Ach fosglam mo shùil fo sholus nèimh agus an sin tha fios agam gu'm faicear leam gach nì mu-n-cuairt dhomh. A léughadair ionmhuinn, is è Criosd cuspair a' chreidimh, agus Criosd mar tha è air a lànfhoillseachadh dhuinn ann am focal Dhé. Léugham am focal sin. Eisdeam an fhianuis sin. Nach 'eil fhios agam co aca tha, no nach 'eil mis' a' creidsinn na fianuis sin? Gu cìnnteach féumaidh an dara fios a bhi agam. Faodaidh mì mo shìth féin a mhilleadh, agus sòlas m'anam' a ghearradh air falbh le ceistibh lionmhor, draghail gun fhéum air a' chùis so—ceistean a bhitheadh air an sgaradh uam gu bràth le làn-ghabhail gu dìleas, toileach ris an fhianuis sin. Ach gun teagamh féumaidh fios a bhi aig gach neach co aca tha, no nach 'eil è nis a' creidsinn anns an fhianuis sin. "An tì a chreideas ann am Mac Dhé tha'n fhianuis aige ann-féin." 1 *Eòin* 5. 10. Faodaidh an creidimh so a bhi làidir ann an cuid, agus lag ann an cuid eile, ach c'àit air-bith am faighear è air a laigead, AN SIN "THA A' BHEATHA MHAIREANNACH." Agus an so ainmichear fìrinn mhòr eile a chaidh ainmeachadh roimhe so, agus a ta ann an dlùth-cheangal ris an *deicheamh* rānn, "Na nithean so sgrìobh mì do 'ur n-ionnsuidh, a tha 'creidsinn ann an ainm Mhic Dhé; chum gu'm bi fios agaibh gu bheil a' bheatha mhaireannach agaibh." 1 *Eòin* 5. 13. Is è beachd an Abstoil gu'n robh fios aig an t-sluagh, gus an robh a litir air a sgrìobhadh leis, gu'n do chreid ìad "ann an ainm Mhic Dhé," agus tha è 'sgrìobh-

adh d'an ionnsuidh *chum gu'm bi fios aca gu'm bheil a' bheatha mhaireannach aca.* Gu'n deònaicheadh Dia, mata, gu'm faighear an fhios so leis gach Criosduidh, gun dearbh-bheachd a léughas an leabhran so, agus gu'm bi an teagasg so mar sin air a bheannachadh d'a anam !

---

*Léugh an* LEABHRAN *so arìst 's arìst.*

